Padruig Moraidh

1851

# CO-CHRUINNEACHADH

# NUADH

DO

# DH'ORANNIBH

# GAIDHEALACH.

" Lean gu dluth ri cliu do shinsreachd,
'S na dibir a bhi mar iadsan;
Chuir iad gach cath le buaidh,
'Us bhuanaich iad cliu gach teugbhail,
'Us mairidh an iomradh sa'n dann,
Air chuimhn' aig na Baird an deigh so."

OSSIAN.



Inbhirneis:

CLODH-BHUAILT AIRSON, AGUS R'AN REIC LE EOIN YOUNG,
LEABHAIR REICADAIR.

1806.

# CLAR-INNSEIDH.

# COCHRUINNEACHA

DO

# DH' ORAIN

## GAELEACH.

---

*ORAN na Fineacha gaidhealach le Ioin dubh mac Ioin mhic Alkein.*

'SI So 'n aimsir an dearbhar,
An 't argannach dhuinn,
'S brais meinmnach Fir Albin,
Fo 'n armaibh air thus;
Nuair dh' eiris gach treun laoch,
Na 'n eideadh glan ur,
Le run feirge agus gairge,
Gu seirbhais a chruin.

Theid maithaibh na Gallteachd,
'Gle shanntach sa chuis,
Gur lionmhor each seang-mhear,
A dhamhsas le sunt;
Biodh Sasannich cailte,
Gun taing dhoibh ga chiun,
Biodh na Frangich nan campaibh,
'Gle theann air an cul.

Nuair dh'eiris clann Domhnuill,
Na leomhuinn tha garg,
Nam beo bhethir mhor leathann,
Chonnsponeich gharbh;
Luchd gheasuibh na corach,
Dha 'n ordiugh lamh-dhearg,
Mo dhoigh gu'm bu ghorach,
Dhaibh toiseachadh oirbh.

Tha Roiche a's Rosich gle dh'eonach,
Air teachd nar ceann,
Barraiche an treis seorsa,
Tha 'n comhnuidh a measg n' an Gall:
Clann Donachaidh cha bhreug so,
Gu n' eiridh libh s' gach am,
Mur sin is clann Reabhair,
Fir ghleasda nach eisd bhi annt.

Clann Naba an seorsa,
Theid boidheach fo'n triall,
'S glan comhdach a chomhlan,
Luchd leonadh na fiadh,
Iad fein a's clann Pharlain;
Dream ardanach dhion,
'S ann a b' abhaist gar 'n airibh,
Bhi m' fabhar shiol chuinn.

Na Leodaich am por glan,
Cha b' fholach n'ar siol,
Dream rioghail gun fhotas,
Na gorsaid 's na sgiath,
Gur neart-mhor ro eolach,
Air 'n oig-fhir 's n'ar liath,
Gur e cruadal n'ar dualchas,
Se dh'fhuasgail oirbh riamh.

Clann Ionmhuinn o 'n chrethach,
Fir ghle ghlan gun smur,
Luchd na'n cuilbhair gleusda,
N'am feimaidh nach diult;
Thig Nialaich air saile,
Air bharchdidh nan sugh,
Le 'n camhlach luath lan-mhor,
Bho bhagan nan tur.

Clann Illean on Dreoilinn,
Theid sanntach 's an ruaig,
Dream a chlossadh ainneart,
Gun tainge choisin buaidh,
Dream rioghoil do chiosaichte,
Nach striochdha don t' shluagh,
'S iomadh mile deis-direach,
A bheir intinn dhuibh suas.

Gur guinneach na Guimhnaich,
Nam bristaidh cheann,
Bhidh cnuachdin ga 'n spuachdagh,
Le cruadail air lann;
Dream uasal ro uabhreach,
Tha dual dhibh 's n fhrainge,
'S ann o Dhiarmoid do shiolaich,
Por lionmhor nach gann.

Tha Stiubhartaich ur ghlan,
Na fiurain gun ghiomh,
Fir shunntach nan lu-chleas,
Nach tionntaigh le fiamh;
Nach gabh curam roimh mhuseag,
Cha b' fhiu leo bhi crion,
Cha bu shugradh do dhughaill.
Cuis a bhuin dhibh.

Gur lionmhoir lamh fheumail,
Tha aig Eobhann Loch Iall,
Fir cholganda bhorganda,
S' oir dheirga gniomh ;
Iad mar thoilbheum air chor-ghleus,
'S air chon-fhadh ro dhian,
Se mo dhuilsa nam rusgadh,
Nach diullt sibh dhol sios.

Clann Mhuirrich nach soradh,
A chonnspairnn ud ial,
Dream fhuilteach gun mhor-chuis,
Ga 'n coir a bhi fial.
Gur gaisgoil fior sheollta,
Ar mor theanal cheud
Ni sibh spollta a's feolach,
A shroicheadh fo'n ean.

Tha Granntaich mar a b' abhaist,
Ma bhraidh uisge spe,
Fir laidear ro dhaichail,
Theid dana ann 's an streup ;
Nach iar cairdeas no fabhar,
Air namhaid fo 'n ghrein,
Si n'ar lamhach a dh'fhagas,
Fuil bhla air an fheur.

Tha Frisealaich ainmoil,
Aig seanachaibh nan crioch,
Fir gharbha ro chalma,
Air fearg cha bu ' shith,
Bha Cattaneich foirmoil,
Si n, armach a miann,
An cath gairbheach leir 'n arma,
A dhearbh sibh n'ar gniomh.

Clann Choinnich o thuadh dhuinn,
Luchd bhuanachd gach cios.
Gur fuasgaolteach luath-lamhach,
Air n uaislin 's an stri;
Gur lionmhor n'ar tuaith-cheathernn,
Le bualtain do ni,
Thig sluagh dumhail gun chunntas,
A duthaich Mhic-cuidh.

Nios o chuimhnich mi m' iomroil,
'S fath iunntrachin iad,
Fir chunnbhalach chuimaite,
Ni cuimseadh le 'n laimh;
Nach dean iumlas mu aon-chuis,
Chiunn iunntais gu brath,
Gur muirneach ri 'n iomraidh,
Clann Fhiunnlaidh bhra-mhar.

Thig Gordanich 's Gremich,
Grad gleusda as gach tir,
An cogadh Riogh Thearlaich*,
Gu'm b'fheumail dha sibh;
Griogaraich nan geur-lann,
Dream speisoil nam pios,
H'ar lium gu 'm bi 'n ea-coir,
Nuair dh'eighidh sibh sios.

Siosalaich nan geur lann,
Theid treun air chul arm,
'N Albainn san 'n Eirinn,
Be'r beus a bhi garg;

* Charles First.

A' nàm dol a bhualadh,
  Be 'n cruadal air calg,
Bu ghuineach n'ar beumna,
  Nuair dh'eiridh oirbh fearg.

Nam bidh gach curridh treunmhor,
  Le cheil sa nam,
Iad air intinn dhirich,
  Gun siaradh gun cham;
Iad cho chinnteach ri aon-fhear,
  'S iad tiach air a geall,
Dh'aindeoin museag nan du-ghall,
  Thig cuis thair an ceann.



*ORAN na Fineachan Gaeleach, le Alastair Mac-Domhnuil.*

A Chòmuinn rioghòil runaich,
Sar umhlachd thugabh uaimh,
Biodh ar roisg gun smuirnein,
'S gach cri gun treas gun lub ann;
Deoch-slainte S——S———,
Go muirneach cuir mancuairt!
Ach ma ta giomh air bioth n' ar stamaic,
A chailais naomh' na truaill.

Lion deoch-slainte T———,
A mheirlich straic a chuach;
B' i sid an iochlaint' aluinn,
Thaithbheothaichidh mo chaileachd,
Go d' a bhiodh am bas or'm,
Gun neart, gun agh, gun tuar.
Riogh na 'n dúl a chuir do chamhlaich,
Oir'n thar sál ri luas.

O! tog do bhaideil arda,
Chaol, dhionach, shair-gheal nuagh,
Ri d' chrainnghri bidheargh, laidir,
Go taisdeal na 'n tonn gaireach;
Tha Eolus ag raitin
Go seid e rap-ghoath chruaigh,
O'n aird an oir; 's tha Neptun dilis,
Go mineachadh a chuain.

'S bochd ata do chairdin
Ag ro mhead t fhardail uainn;
Mar alach mhaoth gun mhathair;
No beachainn breac a gharraidh,
Ag sionnach 'n deis a fasaich,
Air failinn feadh na 'm bruach.
Aisig cabhagach le d' chamhlach,
'S leaghais plaigh do shluaigh.

Tha na Dee ann an deagh run duit:
Greas-ort le surd neamhmharbh,
Thar dhronnag na 'n tonn du'ghorm,
Dhriom-robach, bharr-chas, shiubhlach,
Ghleann-chlaghach, chenn-gheal, shughdhlu,
Na mothar cul-ghlas, garbh;
Na cuan-choiren greannach, stuagh-thorthach,
'S crom-bhileach, molach, falbh.

Tha muir is tir choimh-re dhuit,
Mar dean u fein a searg;
Doirtidh iad na 'n ceudamh,
Na 'n laomabh tiugha, treuna,
A Brittinn, is a Eirinn,
Ma d' standard breid-gheal dearg:
A ghaisri sgaitteach, ghuineach, rioghal,
Chreuchdach, fhior-luath, gharg!

Thig do chinneadh fein ort,
Na trein-fhir laomsgair gharbh,
Na 'm bearaichibh go reubadh;
Na 'n leoghainnimh go creuchdadh;
Na 'n nathraichibh grad-leimneach,
A lotus geur le 'n calg,
Le 'n gaithimh faobhatach, rinn-bheurra,
Ni mor euchd le 'n arm'.

Na 'm brattaichimh lan eidichde,
Le delis geur gun chealg,
Thig Donullaich, nan deigh sin;
Choi'-dilis duit ri d' leine;
Mar choin air fasdadh eile;
Air chath-chrith geur go sealg;
'S mairg naimhde do 'n nochd iad fraoch,
Long, leoghann, croabh, 's laimh-dhearg.

Go neartaich iad do champa
Caimpbeulaich go dearbh,
An Diuc Earraghaidhealach mar cheann orr',
Go moralach mear prionnsoil;
Go b' e bheir air iunsaidh,
B' e sid an tionsgnadh searbh,
Le lannamh lotach, du'ghorm, toirteil,
Sgoltadh chorp go 'm balg.

Go tairbhartach, glan, caismeachdach,
Fior tharttarach na 'n ranc,
Thig Cluaini le chuid Pearsonach,
Go cuanna, gleusda, graidhbherteach;
Le spainichimh tennbhertichte,
'S cruaigh feid ri scailcidh cheann;
Bi'dh fuil d'a dortadh, 's smuis d'a ſpealltadh,
Le sgealpaireachd ar lann.

Druididh suas ri d' mheirghe,
Nach meiribh an am an àr,
Clannghill-leoin nach meirgich
Airm ri uchd do sheirbheis;
Le 'm brataichoin 's nuagh feirg orra,
'S an leirg mar thairbh gun sgath:
A foirne, fearoil, niomhoil, arroil,
'S builleach, allamh lamh!

Go tig na fiurain Leodach ort,
Mar sheochdain 's eon fa spaig;
Na 'n tuireamh lannghorm, tinnisneach;
Air chorraighleus strep gun tiomachus:
An reisimeid fior ionnolta,
'S fath gioraig dol na dail;
Am bi iomad bochdan fuilteach, foirmeil,
Theid le stoirm go bas.

Thig cuirinnin Chlannchamshroin ort,
Theid meanmnach sios na 'd spairn;
An fhoirionn ghuineach, chaithrimeach,
'S neamhfhiobhach an am tarruige:
An lainn ghlas mar lasair dealanaich,
Go gearradh cheann, is lamh;
'S mar luas na dreige, 's cruas na creige,
Chluinnte sgreid na 'n cnamh.

Gur cinnteach dhuibh d'ar coinneachadh,
Mac-coinnich mor Cheanntsail':
Fir laidir, dhana, choinneolta,
Do'n fhior-chruaigh air a foinneachadh,
Nach gabh fiobh no somultachd,
No sgreamh roi' theine bhlar;
'S iad go narach, fuileach, foinni,
Ar bhoil go dol no d' chas.

Gur foirmeil, proiseil, ordoil,
Thig Toiseachain na 'n ranc,
Am marsail statoil, comhnurt;
Go piobach, brattach, srolbhui;
Tha riogholachd is morchuis,
Gun soradh anns 'n dream;
Daoine laidir, neartmhor, crodha,
'S iad gun gho, gun mheang!

Thig Grantaich go ro tharttarach,
Neamhfhadbheirteach do d' champ
Air phrioblosgadh go cruadal,
Go snaidh cheann, is chluas diu;
Choi'-niomhoil ris na *Tigiribh*
Le feachdri dianmhear, dan',
Chuiris iomad fear le sgreidil,
'S a bhreabadaich go lair.

Thig a ris no Frisealaich,
Go sgipi le neart garbh;
Na seochdamh fior-ghlan, togorrach,
Le fuathas bhlar nach bogaichar;
An comhlan fearradha, cosgurrach,
'S mairg neach do nochd iad fearg;
A spuir ghlas ag dlus an derich
Bi'dh nan eilibh dearg.

Nan gaisri ghaisgeil, lasgurra,
Thig Lachunnaich gun chaird;
Na soigh'dibh dearga poinseonda;
Go claidheach, sgiatheach, cuinsearach;
Go gunnach, daggach, iunsaichte,
Gun chuntus ac' air ar:
Dol nan deanneamh 'n aodainn pheileir,
Tiochd o theine chaich.

Gabhaidh pairt do tiorghaills',
Clann-Ionmhuin 's oirdheirc cail:
Mar thuinn ri tir e sior-bhualadh;
No bile lasrach dian-loisgeach;
Nan treudamh luatha, fior-chonfach,
Thoirt griosach air an namh:
A dream chathach, Mhuileach, Shrathach,
'S maith go sgathadh chnamh.

'S mor a bhio's ri corp-rusgadh,
Na 'n closaichin 's a bhlar,
Fiaich anns a roccadaich,
Ag itealaich, 's ag cnocaireachd;
Ciocras air na cosgurrach,
Ag ol 's ag ith a sath.
Och 's tursach fann a chluinntir mochthra,
Ochanaich na 'n ar.

Bi'dh fuil is gaor d'a fhuidridh ann,
Le lu-chleasan ar lamh;
Meangear cinn, is duirn diu;
Gearrar uilt le smuisri;
Ciosnaichir ar biui,
D'an dubhlosgadh, 's d'a cramh;
Crunar le poimp T——S——:
'S F——P—— fa shail.



*ORAN, na'm Fineachan a fhuair Fearann o'n Ri.*

*le Donnachadh Macantsaoir.*

THA sgeul ur an trath so's duthaigh,
'S chuir e sunt ro mho oirnn,
Gu'n d'fhuair ar cairdean, mar a b'abhaist,
Bhi nan aite comhnuidh :
Gach fearann ar-bhaiticht' a bh'ann,
O linn a Chaimp bha gorach,
Rinn na h aithrichean a chall ;
Ach fhuair a chlann an coir air.

'S Mor an sonas ann san rioghachd,
Rioghalachd na h oigri',
A ghluas gu feum, re guaillibh cheile,
'S iad gu leir co deonach,
Cinn fheadhna threun, le'n daoine fein,
Gach reasamaid an ordugh,
Le-cliu gun cheilg, 's le durachd dearbht',
B' e 'n run bhi 'n seirbheas *Dheorsa*.

Na laoich ghasta dh'eirigh leat,
Do dh'ior fhuil cheart Chlann *Domhnuill*,
S' lionmhor gaisgeach treubhach tapaidh,
A thain' amach 'gan comhnadh,
Bha buaidh is feart, nan ruag, s' nam feachd,
Na dhualchas ac o'n seorsa,
Dol suas gu bras, le luas nan cas,
Sa'n cruaidh-lann ghlas nan dornuibh.

'S lionmhar lascair thig o'n *Apinn*,
Piobach, bratach, srolach;
Fir chalma ghast, is arm na'n glaic,
Co acfhuineach 's bu choir dhoibh:
Bhiodh luaidh amach le fuaim nan snaip,
A' bualadh chlach re ordaibh,
Aig' sluagh le'm fasan, cruadal ceart,
S'a fhuair a chleachduinn og dhoibh.

'S suntach, meanmnach, treubhach, ainmeil,
*Camaronich* o Lochaidh,
Fir threin, gun-chealg, le'm beus bhi garg,
'S iad fein a dhearbh gu leor dheth:
Bhiodh gleus an arm nan eibhle dearg,
'S lann gheur gun chearb ga choir sin,
Bhiodh reubail marbh an deigh an sealg,
'N uair dheireadh fearg nan oig-fhear.

'S lionmhor curaidh thig a *Drumain*
Feumail, ullamh, ordail,
Eidear Muilean uisge Thurraid,
Agus mullach Moirbheinn;
Leis nach duilich dol an cunthart,
Tir is muir a sheoladh;
'S fhuair iad urram bualadh bhuillean,
Ann sa h uile comhdhail.

Tha sar cheann feachd as laidir taic,
A thig o'n Chaisteil *Leodach*;
Le pairtidh cheart, 's iad ard nam beachd,
A dh'fhas gu reachdmhor foghluimt':
Tha 'n leabhai pailt a dh'eiridh leat,
Gu feim do neart a chonadh;
'S bhiodh piob an gleas, is ceann an fheigh,
Le crann is breid an t sroil ris.

ig o'n *Mhor-fhaich* comhlan bhorb,
A theid le foirm ann ordugh,
Gu dana colgail, lán air storbadh,
'S arda stoirm an t-seors' ud,
Dol luath nan eideadh, cruaidh r' am feachainn,
Gluasàid ceill is morchuis,
Aig' sluagh nach geill, tha buaidh nan deigh,
San uaisle fein ga chomhdach.

Thig Laoich bharruicht a' *Cinnalla'*,
'S aird an air rair morchuis,
Air mhead na carraid, beus nam fear ud,
Gleustachd far an coir dhoibh
An cliu bh'aig' sinsireachd nan gallan,
Cha chaillear re'm beo e,
Daoine rioghail dileas daingean,
Fior n'an gealladh comhradh.

Thig Clann Ghrigair le sar-mhisnachd,
Anns a mheas 'm bu choir dhoibh,
Gu priosail, aghor, lionmhoir laidir,
Rioghail, statail, proisail:
Chaidh riamh 's gach aite dian, sna blaraibh,
'S gniomh an laimh a chodach;
'S iad ard sa chuirt, le n' ainm as ur,
Ge d' thuga dhiu 'n Gleann Freoin e.

Thig o *Chluaini* sar-dhaoin uaisle,
Thairneas suas gu seolta:
'S fad o'n chualas gu'm be'n dualchas,
Buidhin buaidh a' chomhraig,
Teine 's luaidhe, 's lamhan luatha,
Far an gluais iad comhla'
Ruidh na ruaig air an luchd fuatha,
'S an cur uatha bronach.

Thig o *Shruthan* na fir uradh,
Laidir luthmhor eolach,
'S o'n du' ghiusaich theid gu siubhlach,
Ann an tus na doruinn,
Luaidh is fudar chuir na smuidean,
Is fuil na bhruchda dortadh,
Claidhean cuil a bhi 'gan rusgadh,
'S ruidh gu dlu san toreachd.

Thig na *Cannanaich* nan deanamh,
'S iad a tional comhluadh :
Theid ceart sa chabhaig, 's neart d'an caraid,
An dream is fearrail dochas,
Ga b'e theannadh riu le falachd,
Bhiodh am barail gorach,
'S mairg re'n tachradh an am gaisgidh,
Aghaidh neart nan comhlan.

'S eideach arraiceach treud na *h-Alba*,
Dheireadh sealbh gu leor dhoibh,
Gu'm fead iad falbh gu saor fo'n armadh,
Is eadach ball-bhreac boidheach :
O'n thraogh gach fearg, a thaobh gach cealg,
'S an argumaid a thoiseach,
Tha gaol ga dhearbhadh, 's feadar earbs',
A' deagh luchd leanmhuin *Dheorsa*.

'S mor an onoir th'aig' an Righ,
Rinn dilsin dhe luchd fogruidh,
Thug dhoibh a' ris, gach aite priosal,
Ann's gach tir tha m'eolas,
A bh' aig an sinsireachd, fui chisean,
A chuaidh g'an di le foirneart,
'S maith an durachd th'aig gach duthaich,
A toirt cliu do *mhorachd*.

Na cinn cheile 's fearr fuidh n' ghrein,
Le 'n inntinn fein a thoisich,
Ri gniomh an fheum, a luaigh gu leir,
Sa chuir an geill gun soradh,
Le flathan feile, a labhair reasan
A ghleadha steigh na corach,
Fhuair gach oighre an ni, san staile,
An saibhreas san cuid storais.

Thainig coir, is dh'fhalbh an eacoir,
Is leum ar criodh le solas,
Tha uaislean treun san uair so fein,
Gu h-uallach eatrom ceol mhor,
Tha 'n tuath re seide suas tein eibhnais,
Air na sleibhtean mora,
So a bhliadhna chrun an reite,
Sin an sgeul tha coduight.'

---

*FUAIM an Taibh, le Mari Nighean Alastair Ruaidh.*

RI fuaim an Taibh
'S uaigneach mo ghean,
Bha mis' uair nach b'e sud m'abhaist.
Bha mis' uair, &c.

Ach piob nuallanach mhor,
Bheireadh buaidh air gach ceol,
'Nuair ghluaist' i le meoir Phadriac.
'Nuair ghluaist' i, &c.

Gur mairg a bheir geill
Do'n t-saoghal gu leir,
'S tric a chaochail e cheum gabhaidh.
'S tric a chaochail e, &c.

Gur lionmhoire a churs
Na'n dealt air an driuchd,
Ann am madain an tus Maidhe.
  Ann am madain, &c.

Cha'n thacas ri m' re,
Aon duine fudh 'n ghrein,
Nach d'thug e ghreis fein dha sin.
  Nach d'thug e, &c.

Thoir an t-soghraidh so uam,
Gu talla nan cuach,
Far 'm biodh tathaich nan truagh daimhail.
  Far 'm biodh, &c.

Chun an taighe nach gann,
Fudh n' leathad ud thall,
Far bheil aigheir a's ceann mo mhanrain.
  Far bheil aigheir, &c.

Sir Toramaid mo run,
Ollaghaireach thu,
Foirimail o thus t' abhaist.
  Foirimail o thus, &c.

A thasgaidh, 's a' chiall,
'S e bu chleachdach dhuit riamh,
Teach farsaing 's e fial failteach.
  Teach farsaing, &c.

Bhiodh tionnal nan Cliar,
Re tamul, a's cian,
Dh'fhios a bhaile 'm biodh ial chairdean.
  Dh'fhios a bhaile, &c.

[redacted] chunnaic mi uair,
'S glan an lasadh bha d' ghruaidh,
Fudh ghruaig chleachdaich nan dual or-bhuidh.
Fudh ghruaig, &c.

Fear direach deas treun,
Bu ro fhirinneach beus,
'S e gun mi-ghean, gun cheum traillail.
'S e gun mi-ghean, &c.

De'n linneadh b'fhearr buaidh,
Tha 's na criochaibh mu'n cuairt,
Clann fhirinneach Ruairi lain-mhoir.
Clann fhirinneach, &c.

Cha'n eil cleachdan mhic Righ,
Na gaisge, na gniomh,
Nach eil pearsa mo ghaoil lan deth.
Nach eil pearsa, &c.

Ann an treine, 's an luth,
Ann an ceutaidh 's an cliu,
Ann am feil' 's an gnuis naire.
Ann am feil', &c.

Ann an gaisge, 's an gniomh,
'S ann am pailte neo-chrion,
Ann am maise, 's am miagh aillteachd.
Ann am maise, &c.

Ann an cruadal, 's an toil,
Ann am buaidh thoirt air scoil,
Ann an uaisle gun chron caileachd.
Ann an uaisle, &c.

Tuigs-fhear nan teud,
Purpas gach sgeil,
Susbaint gach ceil nadair.
Susbaint gach, &c.

Gu'm bu chubhaidh dhuit sud,
Mar a thuirt iad ris,
Bu tu 'n t-ubhal thar meas aird chraoibh.
Bu tu 'n tubhal, &c.

Leodach mo run,
Seorsa fhuair cliu,
Cha bu thoiseach ur dhoibh sin.
Cha bu thoiseach, &c.

Bha fios co sibh
Ann an iomartas Righ,
'Nuair bu mhulaidich stri Thearlaich *.
'Nuair bu, &c.

Slan † Ghail no Ghoill
Gu'n d'fhuaras oirbh foill,
Dh'aon bhuaireadh ge'n d' rinn ur namhaid.
Dh'aon bhuaireadh, &c.

Lochlunnaich threun
Toiseach ur sgeil,
Sliochd solta bh'air freamh Mhanuis.
Sliochd solta, &c.

Thug Dia dhuit mar gibht,
Bhi gu mordhalach glic,
Criosd dheonach' dha d'shliochd bhi aghmhor.
Criosd dheonach', &c.

* King Charles II. † Defiance.

Fhuair thu fortan o Dhia,
Bean bu shochdraiche ciall,
'S i gu foisteanach fial narach.
'S i gu foisteanach, &c.

Am bheil eannach a's cliu,
'S i gun mhilleadh na cuis,
'S i gu h-iriosal ciuin cairdeil.
'S i gu h-iriosal, &c.

I gun dolaidh fudh 'n ghrein,
Gu toileachadh treud,
'S a folachd a reir Banriogh.
'S a folachd, &c.

'S tric a riaraich thu cuilm,
Gun f hiabhras gun tuilg,
Nighean Oighre Dhuntuilm slan duit.
Nighean Oighre, &c.

*Cumha Shir Tormaid Mhic Leoid, le Mairi nighean Alastair Ruaidh.*

RIGH! gur muladach tha mi,
'S mi gun mhireadh gun mhanran,
Anns an talla 'm bu gna le Mac Leoid.
Righ! gur &c.

Tigh mor macnasach meagh'rach,
Na macaibh 's na maighdean,
Far 'm bu tartarach gleadhraich nan corn.

Tha do thalla mor prisail,
Gun fhasgadh gun dian air,
Far am facadh mi 'm fion bhi 'ga ol.

Och mo dhiobhail mar thachair,
Thainig dil' air an aitreabh,
'S ann a's cianail leam tachairt na coir.

Shir Tormaid nam bratach,
Fear do dhealbh-sa bu tearc e,
Gun sceilm a chuir asad na bosd.

Fhuair thu teist, a's deagh urram,
Ann am freasdal gach duine,
Air dheisachd 's air uir-ghioll beoil.

Leat bu mhiannach coin luthmhor,
Dol a shiubhail nan stuc-bheann,
'S an gunna nach diultadh re h-ord.

'S i do lamh nach robh tuisleach,
Dol a chaitheadh a chuspair,
Le d' bhogha cruaidh ruiteach deagh-neoil.

Glac throm air do shliasaid,
An deigh a snaithe gun fhiaradh,
'S barr dosrach de sciathaibh an eoin.

Bhiodh ceir ris na crannaibh,
Bu neo-eisleanach tarruing,
'Nuair a leimeadh an t saighid o d' mheoir.

'Nuair a leigte o d' laimh i,
Cha bhiodh oirleach gun bhathadh,
Eadar corran a gaine 's a smeoirn.

Ceud soghraidh le durachd,
Uam gu leannan an t-sugraidh,
Gu 'm b'e m' aidhir 's mo run bhi ga d' choir.

'Nam dhuit tighinn gu d' bhaile,
'S tu bu tighiarnail gabhail,
'Nuair shuidheadh gach caraid mu d' bhord.

Bha thu measail aig uaislean,
'S cha robh beagan mar chruas ort.
Sud an cleachdadh a fhuair thu d'aois oig.

Gu 'm biodh faram air thailisg,
Agus fuaim air a chlarsaich,
Mar a bhuineadh do shar mhac Mhic Leoid.

Gur e b' eachdraidh 'na dheigh sin,
Greis air uir-sgeul na Feinne,
'S air a chuideacha cheir-ghil nan crochd.



*An* CRONAN, *le Mairi n'ighin Alastair Ruaidh Mhic Leoid.*

AN Naigheachd so 'n de
'S aithireach e
Molagh do'n leigh,
Thug malairt do m' cheill
Nios o theannas mi fein re cronan
Nios o theannas, &c.

Beannachd do 'n bheul
Dh'aithris an sgeul,
Dh' fhag fallain mo chre;
Cha ghearain mi fein.
Na chailleadh 's na dh'eug
'S mo leanabh nan deigh comh-shlan,
'S mo leanabh, &c.

Na 'm biodh agamsa fion
Go'm b'ait leam a dhiol,
Air slainte do thighin,
Gu d' chairdin 's gu d' thir,
Mhic armuinn mo ghaoil,
B'e m' ardan 's mo phris,
Alach mo Ri' thogbhail,
Alach, &c.

'S fath mire dhuinn-fein,
'S do 'n chineadh gu leir,
Do philleadh on eug;
'S milis an sgeul
'S Binne na gleus organ,
'S binne, &c.

'S e m'aitis ga dearbh,
Go 'n glachdar graid sealbh,
'N grunt farsaing na'n sealg,
'S ann caisteil nan arm,
Leis a mhacaimh da n ainm Toramaid,
Leis a mhacaimh, &c.

Tha mo dhuils' ann an Dia,
Gur muirneach do thriall,
Gu Dun ud na'n Cliar
Far 'm ba duchas do m' thriath

Bhiodh gu fiughantach fial foirmeil,
Bhiod gu fiughantach, &c.

Go dun tuireadeach ard,
B'e sud innis na'm Bard,
'S na'm Filidh re dan,
Far 'm ba mhinig an tamh
Cha b' ionad gun bhlas dhoibh sud,
Cha b' ionad, &c.

Go aros nach crion
Am bi garaich na'm piob,
'S na'n clarsach a tis,
Le dearrsa nam pios,
A' cur saraidh air fion,
'S ga leigeadh ann gniomh oir-cheard,
'S ga leigeadh, &c.

Buaghach a mac
Uasal an t shlat,
Dha 'n dual a bhi ceart,
Cruadalach pailt
Duaismhoir am beachd
* Ruaineach a neart Leodach,
Ruaineach, &c.

Fiuran a cluain,
Dhuisg 's an deagh uair,
'S dlu dhuit dol suas,
'N cliu 's ann am buaigh,
'S duchas do m' luaigh,
Bhi' gu fiughantach suairc ceol-bhinn,
Bhi' gu fiughantach, &c.

* Laidir.

Fasan ba dual,
   Fantalach, buan,
Sochd'rach re tuath,
   Cosgail re cuairt,
Coisiunta, cruaidh,
   Am brosnachadh sluaigh,
A' mosgladh ann uair foirneart,
   A' mosgladh, &c.

Leansa 's na treig,
   Cleachdadh as beus,
Taitim gu leir,
   Macanta seamh,
Pailt' re luchd theud,
   Gaisgeil am feim
Neartmhor ann deigh torachd,
   Neartmhor ann, &c.

Shlioc Ollaghair na'n lann
   Thogadh sroiltidh re crann,
'Nuair thoiseach iad ann
   Cha ba lion-sgaradh gann,
Fir a b' f hirinneach bann,
   Priosoil an dream
Rioghail gun chall corach,
   Rioghail, &c.

Tog colg ort a ghaoil
   Biodh ro chalma 's ga 'm faod
Gur dearbha dhuit laoich
   Do chineadh nach faoin,
Thig ort as gach taobh ga d' chonadh,
   Thig ort, &c.

Uasal an treud
  Deas cruadalach treun,
Tha 'n dualchas dhuit fein,
  Theid ma d' ghuaillibh re d' fheum,
Do shliochd Ruairidh mhoir fheil,
  Cuir-se suas a Mhic De an t ogreadh,
Cuir-se suas, &c.

Tha na Gaidhil gu leir,
  Cho chairdeach dhuit fein,
'S gur a feard' u gu d' fheum,
  Sir Domhnall a Sleibht'
Ceannard na'n ceud,
  Ceannsgalach treun ro-ghlic,
Ceannsgalach, &c.

'S maith mo bharail 's mo bheachd,
  Air na fiurain is leat,
Gu carantach ceart,
  'S ann do bharachd do neart,
Mac mhic Ailein 's a mhac,
  Thig le faram am-feachd,
Go d 'charraid a chasg' t fhoirneart,
  Go d 'chairraid, &c.

A Gleanngaradh anuas,
  Thig am barantas sluaigh,
Nach mealladh ort uair,
  Cha ba charantas fuar,
Na fir sin o chluain Chnoidairt,
  Na fir sin, &c.

'S leat mac Shiomaidh o 'n Aird
  'S mac Coinnich Chinn-tail,

Theid ad iomairt gun dail,
   Le h iomadaidh graidh,
Cha b' iongantach dhoibh
   'S gur h iomaidh do phairt dhoibh sin,
'S gur iumaidh, &c.

'S goirt an naigheachd 's gur cruaidh,
   Mac Illeain bhi' uainn,
Gun a thigheadas suas,
   Bha do cheangal ris buan
T-ursainn chatha re uair doruinn,
   T-ursain chatha &c.

B'iomad * Gasan gun chealg,
   Ba deas faicin fuidh arm,
Bheireadh ceartacha garbh,
   'S iad a chlaisdinn ort fearg,
Eadar Breacachadh thall 's Brolas,
   Eadar Breacachadh, &c.

Tha mi 'g achdain mar chall,
   Iad a thachairt gun cheann,
Fuidh chasabh na'n Gall,
   Gun do phearsa bhi' ann
Mo chruaidhchas nach gann
   Do bhi' fad ann sa 'n Fhrainc air fogradh
Do bhi' fad &c.

A Chriosd cinnich u fein,
   'N spiunnadh 's ann ceill,
Gu cinneadail treun,
   'N ionad na dheug

* A young man

A mhic an fhir nach d' fhuair beum
'S a ghinneadh o n chre ro-ghlan,
'S a ghinneabh, &c.

A Riogh na 'n gras,
Biodh fein mar gheard,
Air feim mo ghraidh,
'S dean oidhre slan,
Do'n Teaghlach aigh,
Ba mhearach daimh,
Da'n raibh caoineas air bhar solais,
Da'n raibh, &c.



*ORAN le Mari nighean Alastair Ruaidh do dh' Iain Mac Shir Tormaid Mhic Leoid, air dhi Bradh Thombaca fhaotuinn uaith.*

Hithill uthill agus o,
Hithill o horiunnan
Hithil uthill agus o,
Hithill oho horiunnan
Hithill uthill agus o,
Hithill o horiunnan
Faillill o hullill o,
Ho ri ghealladh ill an.

GE do theid mi do m' leabaidh
Cha'n e cadal is miannach leam,
Aig ro mheud na tuile,
'S mo mhuillean gun iarann air,
Tha mholtair ri paidhaidh,
Mur cailltear am bliadhna mi,
'S gur feumail domh faighinn,
Ge do ghabhain ann 'n iasad i.

Tha mo chean air a chlachair,
Rinn maigne-sa riarachadh,
Fear mor, a bheoil mheachair,
Ge tosdach, gur briathrach thu,
Gu 'm faighinn air m' fhacal
Na caisteil ged iarain iad;
Cheart aindeoin mo stata,
Gun charaich sud fiachan orm.

Ge do thuirt mi ruit clachair,
Air m' fhacal cha b'fhior dhomh e,
Gur rioghail do shloinneadh
'S gur soilleir ri iaraidh e,
Fior Leodach ur, gasda,
Foinnidh beachdail, glic, fialaidh thu,
De shliochd nam fear flathail,
Bu mhath an ceann chliaranach.

Ach a mhic ud Shir Tormaid,
Gu'n soirbhich gach bliadhna dhuit,
Chuir buaidh air do shliocdh-sa,
Agus piseach air t'iarmadan;
'S do'n chuid eile chloinn t'athar,
Ann sgach rathad a thriallas iad,
Gu'n robh toradh mo dhurachd
Dol an run mar bu mhiannach leam.

'Nuair a theid thu do'n fhireach,
'S ro mhath chinneas am fiaghach leat,
Le d' lothain chonn ghleusda
Ann do dheigh 'n uair a thrialladh tu,
Sin, a's cuilbhear caol, cinnteach,
Cruaidh, direach, gun fhiaradh ann;
Bu tu sealgair na h eilid,
A choilich, 's na liath-chirce.

Tha mo chean air an Ruairi.
Gur luaimhneach mu d' sgeula mi,
Fior bhoinne gheal shuairc' thu,
Am bheil uaisle na peacaige,
Air an d'fhas an cul dualach,
'S e na chuachagan teud-bhuidh,
Sin a's urladh ghlan shuairce
Cha bu tuairisgeul breugach e.

Slan iomradh dhuit Iain,
Gu mu rathail a dheireas duit,
'S tu mac an deagh athar,
Bha gu mathasach meaghrachail,
Bha gu furbhailteach, daonairceach,
Faoilteachail deirceachail,
Sar cheannard air *trup* thu,
Na'n cuirte leat feum orra.

Gur aluinn am marcach
Air each an glaic diollaid thu,
'S tu combhail do phearsa
Ann an chleachdadh, mar dh'iarain duit,
Thigeadh sud ann do laimh-sa
Lann spainteach, ghorm, dhias-fhada,
A's paidhir mhath phiostal
Air crios nam ball sniomhaineach.



*Luinneag Mhic Leod, le nighin Alastair Ruaidh Mhic Leoid.*

'S Mi 'm shuidhe air an tulaich'
Fo mhulad 's fo aime-cheist,
'S mi coimhead air Ile,
'S ann do'm iunadh san am so,
Bha mi uair nach do shaoil mi,
Gus 'n do chaochail air m' aimsir,
Gun tigin an taobh so,
A dh' amharc dh' Iuraidh a' Scarbaidh,
I hurabh o i hoiriunn o,
I hurabh, o, i hoiriunn o,
I hurabh o, hogaidh ho ro,
Hi ri ri tithibh ho i ag o.

Gun tigin an taobh so,
A dh' amharc dh' Iuiraidh a' Scarbaidh,
Thoir mo shoraidh do'n duthaich,
Tha fo dhuthar na'n garbh-bhean,
Gu Sir Tormoid ur allail,
Fhuair ceannas air armailt,
'S gun caint' ann 's gach fearain,
Gum b' airidh fear t ainm air.
I hurabh o, &c.

Gun caint' ann 's gach fearain,
Gum b' airidh fear t ainm air,
Fear do cheille, 's do ghliocais,
Do mhisnich, 's do mheanmnaidh,
Do chruadail, 's do ghaisge,
Do dhreach, 's do dhealbha,
Agus t olachd as t uaisle,
Cha ba shuarach re leanmhuinn,
I hurabh o, &c.

Agus t olachd, as t uaisle,
  Cha ba shuarach re leanmhuinn,
Dh'fhuile direach Riogh Lochluinn,
  B' e sid toiseach do sheanchais,
Tha do chairdis so-iaraidh,
  Ris gach Iarla tha 'n Albuinn,
'S re uaislin na h Eirinn,
  Cha bhreug ach sgeul dearbh e,
    I hurabh o, &c.

'S re uaslin na h Eirinn,
  Cha bhreug ach sgeul dearbh e,
A mhic an fhir chliutich,
  Bha gu fiughantach airmeil,
Thug barachd ann gliocas,
  Air gach Ritir bha 'n Albuinn,
Ann an cogabh 's an sio'-chaint,
  'S ann an diolabh an airgid.
    I hurabh o, &c.

Ann an cogabh 's an sio'-chaint,
  'S ann an diolabh an airgid,
'S beag an t iongna do mhac-sa,
  Bhiodh gu beachdoil mor meanmnach,
Bhiodh gu fiughant', fial, farsaing,
  O'n a ghlachd sibh mar shealbh e,
Clann Ruairidh na'm bratach,
  'S e mo chreachsa na dh'fhalbh dhiu.
    I hurabh o, &c.

Clann Ruairibh na'm bratach,
  'S e mo chreachsa na dh'fhalbh dhiu',
Ach an aon fhear a dh' fhuraich,
  Nior chluinnim sgeul marbh ort,
Ach fheadail do dh' fhearadh,
  Ge do ghabh mi uait tearbadh,

Fhir a chuirp 's glan cumadh,
Gun uireasbhaidh dealbhadh.
I hurabh o, &c.

Fhir a chuirp 's glan cuma,
Gun uireasbhaidh dealbhadh,
Criodhe farsaing, fial, fearail;
'S math thig geal agus dearg ort,
Suil ghorm 's glan sealladh,
Mar dhearcaig na talmhuinn,
Lamh re gruaigh ruitich,
Mar mhucaig na fear-dhris,
I hurabh o, &c.

Lamh re gruaigh ruitich,
Mar mhucaig na fear-dhris,
Fo thagha na gruaige,
Cul dualaich, na'n cam-lub,
Gheibhte sid ann t ardaich,
Ann caradh air ealachuinn,
Miosair as adharc,
Agus raghuinn gach armachd.
I hurabh o, &c.

Miosair as adharc,
Agus raghuinn gach armachd,
Agus lanntainin tana,
O'n ceannabh gu 'm bar-dhias,
Gheibhte air gach slios dhiu' sid,
Isneach a's cairbinn,
Agus iubhair chruaigh fhallain,
Le 'n tabhaidin cainbe.
I hurabh o, &c.

Agus iubhair chruaigh fhallain,
Le 'n tabhaidin cainbe.

Cuilbheirin caola,
  Air a dhaoirid ga'n ceannaicht' iad,
Glac na'n ceann liobhe,
  Air chuir sios ann am balgabh,
O ite an fhir-eoin,
  'S o shioda na gaillebhinn.
    I hurabh o, &c.

O ite an fhire-oin,
  'S o shiod na gaillebhein,
Tha mo chion air a Churaidh,
  Mac Muire chuir sealbh air,
'S e ba mhionach le m' leanabh,
  Bhi' 'm beannaibh na sealga,
Gabhail aidheir na frithe,
  'S a direadh nan garbh-ghlaic,
    I hurabh o, &c.

Gabhail aidhir na frithe,
  'S a direadh nan garbh-ghlaic,
A leigeil na'n cuilein,
  'S a furan na'n sean chon,
'S e ba deireadh do'n fhuran ud,
  Fuil thoirt air chalgabh,
Luchd na'n ceir geala;
  'S na 'm falluinin dearga.
    I hurabh o, &c.

Luchd nan ceir geala,
  'S nam fauilluinin dearga.
Le d' chomhlain dhaoin uaisle,
  Rachadh cruaigh air an Armabh,
Luchd aithneacha latha,
  'S a chaitheamh na fairge,
'S a b'uirrin ga seoladh,
  Gu seolaid ann taraingt i. I hurabh o, &c.

*ORAN le Inghin Alastair Ruaidh do Mac Leoid*

CHA surd codail,
'N runs' air maignadh,
Mo shuil frasach,
Gun surd mac-nuis,
So chuirt a chleachd mi;
Sgeul ur ait ri eisdeachd.

'S trom an cudthrom so dhruidh,
D'fhag mo chuislain gun lus,
'S tric snigh mo shuil,
A tuitam gu dlu;
Chail mi uichar mo chuil:
Ann a n' cuideachd luchd ciul,
Cha d' theid mi.

Mo neart 's mo threoir,
Fo thasgidh bhord,
Sar Mhac Mhic Leoid,
Nam brattach sroil,
Bo phailt ma'n or,
Bu bhinn-caismachd sgeoil;
Aig luchd astair,
Is ceol na Heirin.

Co neach ga 'n eol,
Fear t fhasain beo,
Am blasachd beoil,
'S am maiseadh neoil,

An gaisgidh gleois,
An ceart san coir;
Gun aircais na scleo feilidh.

Dh' fhalbh mo sholas,
Marbh mo Leodach,
Calma crotha,
Meanamnach ro ghlic,
Dhearbh mo sgeoilsa,
Seanachais eolais;
Gun chearb foghlam,
Dealbhach ro-ghlan 't-eagaisg.

An 'treas la do'n mhairt,
Dh' fhalbh m'aighir gu brath;
Bi sud saighaid ma chraidh,
Bhi aig amharc do bhais,
A ghnuis lathasach ailt.;
A dheagh mhic rathail,
An armuin eachdaich.

Mac Ruairidh reachd-mhoir,
Uairich bheachdail,
Bo bhuaidh leatsa,
Dualchas farsing,
Snuaidh ghlain pearsa;
Cruadail 's smachd gun eacoir.

Uail is aitis,
Sann uaite gu faighte,
Ri uair ceartas,
Fuasgladh focail;
Gun ghruaim gun lasan;
Gu suairce snaiste reasante.

Fo bhuird an ciste,
  Chaidh grunt a ghliocais,
Fear fiughantach measail,
  Cuilmach gibhtal,
An rabh cliu gun bhrisidh;
  Chaidh uir fuidh lic air m' eadail.

Gnuis na glaine,
  Chuiraidh sunt air fearibh,
Air each cruidheach ceanard,
  'S lann ur than ort,
Am beart dhluth dhaingin:
  Air cull nan clan-fhalt teud-bhuidh.

'S iomadh fear ainneol,
  Is aoidh is luchd eallaidh,
Bheir turnuis tamul,
  Air criuntidh mhalairt,
Air iul 's air aithne,
  Bu chliu gun athris bhreug e.

Bu tu siothamh chairid,
  Ri am tighean gu d' bhaile,
Ol dian aig fearabh,
  Gun stri gun charraid,
'S bu mhian leat mar-ruit,
  Luchd insidh air annais sgeuladh.

Bu tric aoidh chairdean,
  Gu d' dhunn adhmhoir,
Suilbhair failteach,
  Cuilm-mhoir statoil,
Gun bhuirb gun ardan:
  Gun diult air mhal na 'n deirceach.

Thu à shliochd olaghair,
  Bu mhoir moraghail,
Na seol corabhean,
  'S na corn gorm-ghlas,
Na'n ceol orghain,
  'S na seod bu bhorb ri eigean.

Bha leath do d' shloinidh,
  Ri siol Cholla,
Na'n cise tromadh,
  'S na'm pios soillear,
Bho choigaibh Coinneachd,
  Bu lion-mhor do luingeas breid-gheal.

Siomaidh gar dalta,
  Is mnai bhas-bhuailt,
Ri la taisgidh,
  Cha 'n fhath aitis,
Do' d' chairdinn t fhaicin,
  Fo chlar glaisde,
Mu thruaidh chreach an teug sinn.

Inghinn Sheimais na'n crunn,
  Bean cheilidh ghlann ur,
Thug i ceud ghradh ga runn,
  Bu mhor a thabhar ri sunt,
Nuair a shealadh i 'n ghnuis a ceilidh.

Si n' fhras nach ciun,
  a thainig as ur,
A shrachd ar siul,
  Sa bhrist ar stiur,
'S ar cairt mhaith iuil,
  'S ar taichde chuil;
'S air caidraibh cuil,
  Bhiodh again ad thur-eabhin.

'S mor an t-iundrain tha uain,
Air a dhuinnidh 's an uaigh,
Ar cuinneadh 's ar buaidh!
Ar curam 's ar 'n uail;
'S ar sugradh gun ghruaim:
'S fad cuimhne na fhuair mi fein deth.

---

*MARBHRANN do mhac Mhic Ailein le Ian dubh mac Ian Mhic Ailein.*

BHLIADHNA leuma d'ar milleadh,
An coig-deug 's a mile eile,
'S a seachd-ceud a roinn imtheachd,
Chaill sinn ur-ros ar fine,
'S geur a leus air ar cinneadh ra'm beo.
'S geur a leus, &c.

Mo sgeul air mo chradh criodhe,
Ar Triath Raonullach dhligheach,
Dh'ordaich Dia dhuinn mar Thighearn'
Gu la bhrath nach dean tighin,
'S tu 'n Inbhir-phephri fuidh ritheadh na'm bord,
'S tu 'n Inbhir-phephri, &c.

Marcach sunntach na'm pillein,
Air each cruidheach nach pilleadh,
Nach d' ghabh curam na gioraig,
Ann am dublaidh an teine,
Mo sgeul geur bha do spiorad ro mhor,
Mo sgeul, &c.

Cuirtear aigeantach, mileannt'
  Muirneach, macnasach fior-ghlic,
Ga 'n robh cleachda gach tire,
  Agus fasan gach rioghachd,
Teanga blhlasda re innse gach sgeoil.
  Teanga bhlasda, &c.

Leoghun tartarach meanmnach,
  'S cian 's as fad a chuaidh ainm ort,
Beul a labhradh neo-chearbach,
  Bu mhor mheas aig fir Alba,
'S tu to'irt brosnachadh calma do'n t shlogh.
  'S tu to'irt brosnachadh, &c.

Fiuran gasda deas dealbhach,
  Sgathan tlachdmhor na h-Armailt,
'N uair a dheireadh an f hearg ort,
  B' ann air ghile 's fiamh dearg orr',
Cha ruin pillidh bha meanmnadh an laoich oig.
  Cha ruin pillidh, &c.

Bha thu teum ann 's gach fear-ghniomh,
  Bu tu sgiobair na fairge,
Re la cas 's i tighin gailbheach,
  'N uair a dheireadh i garbh ort,
'S tu gun diobradh an t-an-bhar ma bord.
  'S tu gun diobradh, &c.

'N am siubhal a gharbhlaich,
  Bu tu tagha an t shealgair,
As do laimh bu mhor earbsa,
  Air an f hiagh bu tu 'n cealgair,
'S tu roinn gaoith agus talmhuinn mu shroin.
  'S tu roinn gaoith, &c.

Oirnne dh' iomaich am fuathas,
An sgriob so thainig o thuath oirnn,
Tha ar cabail air fuasgladh,
Chuaidh ar 'n eir-thire a sguabadh,
A's sinn mar chuileinne cuaine gun treoir.
A's sinn mar chuilleinin, &c.

Chail sinn reula na'n dualun,
Chuaidh ar riaghailt a ghluasad,
Ar cairt-iuil air falbh uainne,
Bhrist ar stiuir; mo cheud truaighe,
Sinn mar luing ann an cuan 's i gun seol.
Sinn mar luing, &c.

Sinn mar linne gun mhathair,
Mar threud gun bhuachaille gnathaicht,
Sinn fuidh bhruid aig ar namhaid,
H-uile fear a' to'irt tair dhuinn,
'S na coin luirg gach aon la air ar toir.
'S na coin luirg, &c.

Dhuinn 's neo-shubhach an Geamhradh,
An ruaig a thug sinn gu Galltachd,
Cha bu bhuannachd ach call dhuinn,
Nios mar cholainn gun chean sin,
O roinn Raonull a's t shamhradh uainn folbh.
O roinn Raonull, &c.

A ghnuis a b' aillidh re sireadh,
An t shuil bu bhlaidhe gun tioma,
An leoghunn ard air dheagh-oilein,
'Nach d' chuir uigh ann gniomh foileal,
Ach an rioghalachd shoilleir gun leoin,
Ach an rioghalachd, &c.

'S oil leam caradh do cheile,
'S bean na h-aonar a'd' dheidh i,
'N deigh a sgaradh o ceud-ghradh,
Mhic ic Ailein o'n dheug thu,
Fhir a leanadh an fheist mar bu choir.
Fhir a leanadh, &c.

Ach fhir thug Maois as an Eaphaid,
'S a sgoilt a mhuir na clar reth dhoibh,
Thug an triur as an eiginn
O bhi dathadh an creachdinn
A riogh na'n riogh na leig eacoir da'r coir.
A riogh na'n riogh, &c.



*ORAN le Nial Mac Muirich Seanachaidh Chlann Raonuil, 's e na sheann duine aig a bhaile, air faighin sgeula dha gu'n do chreuchdadh mac Mhic Ailein am Blar Slia' an t Shioaramh, seal ma'n d' fhuair e naidheachd a bhais.*

GUR e naidheachd na ciadain,
Rinn mo chruidheachd a shiaradh,
Le liunn-dubh 's le bron cianal·
Gun d' dhruith e trom air mo chriochaibh,
Mo sgeul duilich nach iar mi ar comhradh.
Mo sgeul duilich, &c.

M' ullaidh m' aidhir a's m' aitis,
Tha fuidh bhinn aig fir Shasunn,

Ar Tighearn' og maiseach,
An t-odh ud Iarla na'm bratach,
Mac an fhir thug dhomh fasga n'ar b' og mi.
Mac an fhir thug, &c.

'S truagh gun mise bha lamh riut,
'N uair a leagadh sa bhlar thu,
Gu cruaidh curranta laidir,
Agus spionnadh na'n Gaidhil,
'N aile dhiolainn do bhas dheanain feolach.
'N aile dhiulainn, &c.

Uibhist aithearach, aoibhinn,
Dhubhach, ghalanach, dheirach,
Nios o rug ort am beum so,
'S goirt re fhulang na 's eiginn,
Liuthad fear ata 'n deigh air Mac Dhonuill.
Liuthad fear ata 'n deigh, &c.

Cha 'n e 'n Domhnull sin roimhe,
Ach Mac sin Dhomhnuill odh Iain,
Ailein aoibhinn an aidhir,
Urram feile; riogh flatha,
Ceannart meaghrach gu caitheamh na mor-chuis.
Ceannart meughrach, &c.

'N uar a chiaradh am feasgar,
Gu'm biodh Branndaidh ga losgadh,
Fion Francach ga chosg libh,
Coinnlin ceire ga'n lasadh,
Sar cheann-feanadh toirt brosnachadh ceoil duibh.
Sar cheann-feanadh, &c.

Gu'm biodh fithill ga rusgadh,
Buidhein thaitneach air urlar,

Piob a' sgaladh na'n siunnsor,
Fuaim talla re chul sin,
Iomairt chleas air chrios cuil na'm fear og.
Iomairt chleas, &c.

M' ulaidh, 's m'aidhir am fiuran,
'N t-Ailein aidhireach, aoidheil,
Bha gu macanta muinte,
Dh' fhas gu h aigeantach uisell,
Fhuair mi aoibhneas ad chuirt 's cha b' ann dolam.
Fhuair mi aoibhneas, &c.

Bu tu m' urram is m'annsachd,
Cho seinn mi eachdraidh do bhais ort,
Aig eagal droch fhaistinn,
'N duil gu faicin-sa slan thu,
Mar a faic gu'n to'ir Gailic na 's mo uam.
Mar a faic, &c.

Tha mi sgith 's gun mi ullamh,
'S mi 'n deaghaidh mo chuiridh,
Gun dul ri siod tuillidh,
B' fhearr nach biodh na h-urrad,
O'n la chualadh gun d' chuireadh do leon ort.
O'n la chualadh, &c.



## *Marbhrann Mhic-'ic-Ailein, le Nial Mac Mhuirich ceudna.*

Och a Mhuire! mo dhunaidh,
Thu bhi' ad shineadh air t-uilinn,
'N tigh mor Mhorfhear Drumain,
Gun ar duil re d' theachd tuillidh,
Le failte 's le furan,
Dh' fhios na ducha do'm buineadh,
A charadh Iarla choig Ullainn,
'S goirt le ceannard Fir Mhuile do dhiol.
'S goirt le ceannard, &c.

Dh'fhalbh Domhnuill na'n Domhnuill,
Agus an Raonull a b' oige,
'S Mac-ic Alastair Chnoideart,
Fear na misneachde moire,
Dh'fheuch am beireadh iad beo ort,
Cha robh sud dhoibh ach goraich,
Feum cha robh dhoibh na'n toireachd,
'S ann a fhuair iad do chomhradh gun chlidh.
'S ann a fhuair iad, &c.

Mo chreach mor mar a thachair,
'S e chuir tur stad air m'aitis,
D' fhuil mhoralach reachdar,
Bhiodh air bocadh ad chraichdin,
Gun seol air a casgadh,
Bu tu Riogh na 'm fear feachda,
A chum t-onoir is t fhacal,
'S cha do phill thu le gealtachd a nios.
'S cha do phill, &c.

Mo cheist Ceannaird Chlann Raonuill,
  Aig am biodh na cinn-fheanadh,
Na fir ur air dheagh fhaoghlum;
  Nach iaradh do 'n t shaoghal,
Ach airm agus aodach,
  Le 'n cuilbheate caoile,
Sheasadh fad air an aodainn,
  Rinn iad sud a's cha d' fhaod iad do dhion.
Rinn iad sud, &c.

'S mor gaire Ban do chinnidh,
  O'n thoisich an iomairt,
An sgeul fhuair iad chuir tiom ort'
  D' fhuil chraobhach a' silleadh,
'S i dortadh air mhire,
  Gun seol air a pilleadh,
Ge d' tha Raonull ad ionad,
  'S mor ar call ge do chinneadh an Riogh.
'S mor ar call, &c.

'S trom futhar na luaidhe,
  'S goirt 's gur cuthann a bualadh
Nach do ruith i air t-uachdar,
  'N uair a dh'iuntraich iad uath thu,
Thug do mhuinntir gair chruaidh as'd,
  Ach 's e ordugh a fhuair iad,
Ceim air 'n aghairt le cruadal,
  'S a bhiodh leantain na ruaig air a druim.
'S a bhiodh laontain, &c.

Dheagh Mhic Ailein Mhic Iain,
  Cha robh leathaid do thaighe,
Ann am Breatuinn re fhaighain,
  Tigh mor fiughantach flathail,
'M bu mhor sugradh le aidhir,
  Bhiodh na h uaislin ga thathaich,

Rinn iad cuimse air do chaitheamh,
Ann an toiseach an latha dol sios,
Ann an toiseach, &c.

'S iomadh gruagach a's breideach,
Eadar Uibhist a's Sleibhte.
Chuaidh am muthadh, ma d'dheibhinn,
Luidh smal air na speurabh,
Agus sneachd air na geugabh,
Ghuil eanlaidh an t sleibhe,
O'n la chual iad gun d'eug thu,
A cheann uidhe na'n ceud bu mhor pris.
A cheann uidhe, &c.

Gheibhte ad bhaile ma fheasgair,
Smuid mhor 's cha b'e 'n greadan,
Fir ur agus fleasgaich,
A' losgaidh fudair le beadradh,
Cuirn a's cupaichin breaca,
Piosun or air an deilltreadh,
'S cha b'ann falabh a gheibht iad,
Ach gach deoch mar bu neartmhoire brigh.
Ach gach deoch, &c.

'S iomad clogaid a's targaid,
Agus claidheamh cinn airgid,
Bhiodh mar coinnibh air ealachainn,
Dhomhsa b' aithne do sheanachas,
Ge do b'fharsuinn re leanmhuinn,
Ann an eachdraidh na h-Albinn,
Raonuill oig dean beairt ainmeil,
O'n bu dual duit o d' leanmhuinn mor ghniomh.
O'n bu dual, &c.

'S cha bu lothagan cliata,
Gheibhte a'd' stapaill gu 'm biathadh,

Ach eich chruidheach a shrianach,
Bhiodh do mhiolchoin air iallabh,
'S iad a' feitheamh re fiaghach,
Ann 's na coireinibh riathach,
B' e mo chreach nach do liath thu,
Mu 'n d' thainig teachdair ga d' iaraidh o'n Riogh.
Mu 'n dainig, &c.

---

*ORAN do dh' Alastair dubh Ghlinne-garraidh leis an Aosdana Mac Mhathan.*

FHUAIR mi sgeula moch Diciadain,
Air laimh fheuma bha gu creuchdach,
'S leoir a gheurad ann sa 'n leumsa,
A nall o'n treud bha buaghar.

O Dhun Garachdnach ur allail,
Na'n trup meara 's na'n steud seanga,
Na'n gleus glana 's ceutach sealladh,
Beichdail, allaidh, uaibhreach.

Gur dubhach deorach tha Clann-Domhnuill,
Mu chreach Chnoideirt neart na'n roisheol,
Gaisgich crodha nach tais 'n am comhraig,
Mo chreach mor 's mo chruadal.

Gur goirt an sgaradh tha 'n Gleanngarradh,
O'n dh' fhalbh leannan na'n arm glana,
Do 'm b' ainm Alastair, ceann na'm beannachd,
Glac na'n geal lann cruadhach.

Bu chall curaidh do dh' Alb' uil,
O dh' fhalbh cuilein, na'n arm guineach,
Bu gharg turas, 'n sealg na'n cunnart,
'N am dha bhuille bhualadh.

'S an rioghachd so fein bu lathail t fheim,
'S bu sgathail beim do chlaidheamh geur,
Do shamhailt fein cha'n fhachd o'n dh' eug thu,
Ghaisgich euchdaich, bhuaghaich.

Ge b'e dhuisgeadh tain-iochd,
Bu dluth dha carraid 'n tus tarraing,
Rusgadh lannun, surd air ghearradh,
Bruchdan fola air ghuaillain.

'S tu an Domhnullach dian, consmunn na 'n Triath,
Morghalach fiall roimh lodraich nan cliar,
Leis an oillte fion, agus or ga dhiol,
Ann an Aitribh na 'n crioch sluaghail.

A shliochd Riogh Fionnaghaidhill,
Na 'n corn geal-a-ghlaic, 's na'n srol ballabhreac,
'M por nach cearbach, doll fuidh 'n armaibh,
'N am na 'n garbh-chath * ruaidhneach.

Ach buaigh a's slainte o 'n fhear a dh' fhag thu,
Duineil, brath'rail cinn'eil cairdeil,
Gaol o d' namhaid, gradh o d' chairdin,
A shliochd na'n Armunn uasal.

* Laidir.



*ORAN do Alastair Ghlinngaradh le Siolidh Inghinn Mhic Ranuil na Ceapach.*

ALASTAIR a Gleanna Garadh,
Thug thu 'n diu gal air mo shuilin,
'S beag ionadh mi bhi trom creuchdach,
Gur tric ga 'r reubadh as ur sinn,
'S deachdar dhomhsa bhi gun osnich,
'S meud an dosgaidh th' air mo chairdin,
Gur tric an t-eug oirn aig gearradh,
Tagha nan darag as airde.

Chaill sinn ionnan agus comhladh,
Sir Domhnull, a mhac, is a bhrathair,
Ciod e 'm feim dhuinn bhi ga ghearan,
D'fhan Mac Mhic Ailein sa bhlar uain,
Chaill sinn darag laidir liath-ghlas,
Bha cumbhail dion air a chairdin,
Capul coille bhar na giusaich,
Seobhag sul-ghorm, luth-mhor, laidir.

D'fhalbh ceann na ceille 's na comhairle,
Ann 's gach gnothaich am bi curam,
Aghaidh shochdair, stoilta, thaitneach,
Criodhe fial farsuinn mu'n chunaidh;
Bu tu tagha nan sar ghaisgeach,
Mo ghualain thaic-sa 's mo dhiubhail,
Smiorail, fearoil, foineamh, treabhach,
'N ceann feachda chaill Sheumas Stiubhairt.

Na'm bionain do chach 's do Ghoill,
'N uair dhiomaich an long a' maich,

Cha reachidh i rithis air sal,
 Gun 'n fhios gu de fath thug i steach,
Ach 'n uair chunnaic sibh sa an trath sin,
 A bhi gar fagal air faontraigh,
Bhrist nar criodhachan le mulad,
 'S leir a bhuil cha raibh sibh saoghalach.

Bu tu 'n lasair dhearg da'n losgadh,
 'S bu tu sgoilteadh iad gun sailtibh,
Bu tu gualain chuir a chatha,
 Bu tu 'n laoch gun atha laimhe,
Bu tu am bradan ann san fhior uisg,
 Fior-eun as an eunluin 's airde,
Bu tu an leomhan thar gach beothach,
 'S bu tu damh leathan na craice.

Bu tu 'n loch nach fhaoite thaomadh,
 'S tu tobar faoilidh na slainte,
'S tu beinn-niomhais thar gach aonach,
 Bu tu chreag nach fhaoite thearnadh,
Bu tu cloch mhullaich a chaisteil,
 Bu tu leac leathan na sraide,
Bu tu leug lothar nam buathan,
 Bu tu cloch uasal an fhaine.

Bu tu an t-iubhairan-sa choille,
 Bu tu 'n darach daingean laidir,
Bu tu 'n cuillin, bu tu 'n dreathan,
 Bu tu 'n t-abhall molach blath-mhor,
Cha raibh meur annad do'n chrithin,
 Cha roibh do dhlitheadh re fearna,
Cha raibh do chairdeas ri leamhain,
 Bu tu leannan nam ban aluinn.

Bu tu ceilidh na mnài priosoil,
'S oil leom fhein ga dith an traths' thu,
Ge d' nach ionnan dhomhsa is dhisa
'S goirt a fhuair mi fhein mo charadh,
H-uile bean a bhios gun cheile,
Guidhidh i Mac De na aite,
Ó 's e 's urrain ann ua comhnadh,
Anns gach leon a chuireadh cas or.
Guidham do mhaca bhi t-aite,
'N saibhreas an aiteas sa 'n curam,
Alastair a Gleanna-Garradh,
Thug thu 'n diu gal air mo shuilin.



*ORAN le Iain Lom air dha fearg a ghabhail ri Mac Mhic Alastair Ghlinne-Garradh thoisich e air moladh Sir Alastair Mac Dhomhnuill, agus Sir Sheumas a Mhac.*

A Bhean leasaich a stop dhuinn,
'S lion an cupa le solas,
Mas a branndi na beoir i,
Tha mi toilleach a h ol,
'N deochs' air Caiptain Chlann Domhnuill,
'S air Sir Alastair og thig on chaol.

'M fear nach duirichd a h ol,
Gun tuit 'n t shuil air a bhord as,
Tha mo dhurachd do 'n oigfhear,
Crann cuiri Chlann Domhnuill,
Righ nan dul bhi ga d' chonagh fhir chaoimh.

Greas mu'n cuairt feagh 'n tigh i,
Chum gun gluasain le aighear,
Le sliochd uaibhreach an athar,
A choisin buaigh leis a chlaidheamh,
Fear ga ruagadh 's ga caitheamh gu daor.

Sliochd a gabhail nan steud thu,
Dh'fhas gu flaitheasach faoili,
Do shliochd gasta chiunn chetaich,
'S a bha tathaich 'n Eirin,
Ge d' a thug an claidheamh 's an teug oirbh sgriob.

Bhiodh an t-iubhar ga lubadh,
'Aig do fhleasgaichin ura,
Dol a shiubhal nan stuc bheann,
Ann 's an uighe gun churam,
Leis a bhuithin roimh an ruisgte na gill.

'S tha mo dhuil ann 's an Trianaid,
Ge d' thainig laigse air t fhion'uil,
Slat do 'n chuillin bha ciatfach,
Dh'fhas gu furanach fiolaidh,
Sheasamh duinnal air beulthaobh an Righ.

'S an am dhuit gluasad o d' aitreamh,
Le d' cheol cluaise agus caismeachd,
O thir uasal nan glas-charn,
G an ro cruadal 's gaisge,
'G am bu shuaihnmeas bar gaganach fraoich:

Nuar a chairte fuidh luchd i,
Bhiodh tarruing suas air a cupail,
Bord a fuaraich 's ruidh chuip air,
Snaim air fuathail a fliuchd bhuird,
'S truth mo ghuailibh 's i suchta le gaoithe.

'S nuar chairte fuidh seol i,
Le crainn ghasda 's le corcaich,
Aig iomairt chlesin 's ga seoladh,
Aig a chomhlann bu bhoighich,
Seal mun togta orr' a roi-seoil o thir.

Gu Duntuilm nam fear fallain,
Far an greadhnach luchd eallaigh,
Gabhail failte le caithrim,
As na clarsiche glana,
Do mhnaoi oig nan teud banala binn.

Sliochd nan cuirinan talmhaidh,
Leis 'n do chuireadh cath gailbheach,
Fhuair mi urrad dh'ar seanachas,
Gun ro an turas ud ainmail,
Gun ro tigh 's leath Alba fuidh'r cis.

'S iomadh neach a fhuair coir uaibh,
Ann san am ud le 'r goraich,
Bann diu Rothaich 'us Rosaich,
Mac Coinnich 's Diuc Gordan,
Mac Illeain bho 'n Dreolain 's Macaoi.

Be do shuachainteas taitnach,
Long 'us leomhan 'us braddan,
Air chuan liobhara an aiggeal,
A chraobh fhioguis gun ghaise,
A chuiridh fion di le pailteas,
Lamh dhearg roi ghaisgich nach tim.

'N uair bu sgith do luchd theid e,
Gheibhte Biobal ga leughadh,
Le fior chreidimh ceile,
Mor a dh' orduich Mac De dhuibh,
'S gheibhte teagasg na cleir uaibh le sith.

Mhic Shir Seumas nam bratach,
O bhun Sleitibh nam bradan,
A ghlac an fheile 's a mhaise,
Oscionn ceile do leapa,
Cum do reite air a casabh,
Bi gu reusanta macanta min.

Sliochd na mili na fear thu,
Na sroil nam pios 's na cup geala,
Thogadh siode ri crannaibh,
'N uair bu rioghala tarruing,
Bhiodh pic riobhach na meallan na teinn.

Gu 'm a slan 's gu'm a' h-iomlan,
Gach ni tha mi ag iomradh,
Do theaghlach Righ Fhionnghall,
Oighre dlighich Dhuntuilm thu,
Olar deoch air do chuilm gun bhi sgith.



*ORAN air Cath Raoin-ruairidh, le Aonghus Mac Alastair Ruaidh o Ghleann Cumhan.*

'S E do la a Raoin-Ruairidh
Dh'fhag luaineach am dhuisg mi,
Mu na thuit do Chlann Domhnuill
'S nach bu leon o'n taobh cuil doibh,
Toirt amuigh an Ratreuta
Choisinn ceutfaidh le diu-bhail;
'S ge bu thearnadh gu leir dhoibh
Bha bas Chlebhris r'a chunntadh.

Leoghan fulangach rioghail
Nach d' rinn fhirinn a mhuthadh,
Chum gun daingeann a lanntachd,
Mar a gheall e o thus e;
Cha d' thug or ort na eagal
Gun seasamh le duthrachd;
'S ge do thuit thu le onoir
Gu 'm b' ann do dhonus na cuis e.

Seabhac firreannach suairc thu
Sar bhuachille treud thu
Ga 'n cunbhail o ghabhadh,
Thoirt doibh ait agus reithlein,
'S tu nach cuireadh re ball' iad
Thoirt an dainginn air eigin
Dh' fheuch latha Dhun-chaillinn
Nach robh anam 'nad chreabhaig.

A Thighearn' oig Ghlinne-Garradh
Luidh small air do shugradh,
Bu mhor do chall re Righ Seumas
Ge do dh' eigheadh e d' Dhiuc thu;
Chaill thu Domhnull Gorm gaolach
'S fhuil chraobhach ag bruchdadh;
'S eiginn fhulang na thainig,
Dh' fhalbh do bhrathair na ur-ros.

Bu duin' urranta seolta,
Bu chraobh chomhruig roimh cheud e,
Do dh'fhear mor bu mhaith cumadh
Bh' aig gach duine na speuclair,
Ge d' thug ro mheud do naire,
Braise 'us ardan le cheile,
Ort gun athadh bhith d' phearsa,
Oig-fhir ghasta na feile.

Truadh gun chomus relibha
O d' dhilsibh 's o d' chairdibh,
Foid air aghaidh gach duine
Ni gun chumadh gun airimh,
'S ann roimh d' fhraoch a bha 'n curam,
Ge d' a bha diubhail is call ann
Fhuair thu 'n earalas chliuteach,
Ort a dhubladh na rancan.

'S truadh nach robh iad ga d' dhubladh
Na bha t-iunais do d' chairdibh
Air an tarruing mu'n comhair
Fir Ghlinne-Comhainn 's a bhraighid;
'N tus an latha ghil sholuis
Chit' am follais gach faillinn;
Ach 's ann duinne is com'e
'N deis na phronnadh d'ar cairdibh.

Gur h-e mheaduich mo champar
A liuthad banntrach tha d' dhuthaich
Agus oganach treubhach
Nach d' eigheadh am pusadh,
Thuit le luaidh ann san am ud
Bualadh lann, 's cha bu shugradh,
Thoirt a muigh an adbhansa
'S cha do shantuich sibh puiceadh.

Leig bhur 'n inntinn an socair
Air chosnadh 's air chruadal,
Aig dol air bhur 'n adhart
Ann an aghaidh an fhuathais;
Cha do shanntuich sibh pilleadh
O nach slinnein bu dual duibh,
'S bha chluiche sin caillteach
'S iad aig raite gur buaidh e.

Cha b' ann leis na cloidhin
Fhuair na daoine an leonadh,
Ach nach d'fhuair iad riamh fuireach
An lathair cumaisg re comhrug
'S mairg a chunnairc na saoidhin,
An tus iorghuill na doruinn,
Bhith 'g an spadadh le luaidhe,
'S gu'n tilgeadh buachaille bho i.

A Dhomhnuill nan Domhnull
'S og a fhuair thu do dheuchainn,
'S iomadh bean a bha bronach
Eidir Troturneis 's Sleite,
Mu chinne mor t-athar
'S iad nan laidhe gun eiridh,
Luchd a bhualadh nam buillin
Air fuireach sa 'n teugbhail.

B'ann diubh Domhnull is Seumas,
'S iad gun eiridh o'n chumasg
Mo chreach leir mar a dh'eirich
A chuid bu leithe bu duillich
Dhoibh bu dual a bhith treubhach
O'n athair fein thair gach duine,
Sgeul bu dona na dheidh sud
Re leigheas leigh cha d' rinn fuireach.

Mo chreach mhor nan tri truaighe
Caradh Uaislin Chinntire!
Tighearn' og sin na Learguinn
'S goirt 's gur searbh bhi 'ga innseadh,
Mu d' Thuit-fhiar maith ciallach,
'S cuis iargain a chaoidh e,
Air tuitim san doruinn,
'S bu duin' og san dol sios e.

Gun do mhac a bhith d' aite,
'S gun 'ad bhrathair ach leanabh,
Gun aon duine bhith lathair
Do na thainig o d' sheanair
Sud na suin a bha uasal
Air nach d'fhuaradh riamh scainneal
'S a bha fiudhantach rioghail,
Air dol sios mar an raineach.

A Shir Eoghainn o'n Chorpuich
'S e do dhochunn nach iarruinn,
A chneadh fein thair gach duine,
Bhios sinn uile ga iargain;
Mheud 's a bhuilich an Righ ort
Cha bu ni e gun fhiachan,
'S ge d' fhaigheadh tu barr air
'S daor a phaidh thu e 'm bliadhna.

Chaill thu roghadh do dhaoine
Ann an abhar a bhrathar,
O t-oige gu d' shineadh
Chum thu 'n iomairt gun fhaillinn;
'S iomadh sonn do dhuin' uasal
An robh cruadal is tabhachd,
A chaidh sios leat do 'd chinne
O'n la ghineadh gu h-ait thu.

O 'n la ghlac thu 'n ceud chloidheamh
Gun aon athadh do d' namhaid,
Bu mhaith do chuis thionnscuil
An aghaidh Chrombail is Lambeirt;
'S na maireadh tu uile
O 'n uiridh mar bha thu,
Gu 'm falbhadh Righ Uilleam
'S cha chumhadh Mac Aoidh e.

Ach Fhir Airde-seile
'S mor do dheireas le 'm feachduibh
Chaill thu brathair maith ciatach
'S diol Iarla do mhacuibh;
Iad fein 's fir a Bhraghad
Bhith 'gam marbhadh re caisteal
Le diobhail commande,
'S gun an naimhdin ga 'm faicin.

Tha Tuitfhear na h-Apuinn
Fuidh airtneal an comhnuidh,
'S lionn-dubh air aig druthadh
Fuidh dhunadh a chota,
'S e aig iargain mu bhraith'rin,
B' iad na h-ailleagain bhoidheach,
Ge d' thug lughad an athadh
Orr' an la ud bhith gorach.

Chaill thu Tainisteir fearuinn,
'S gu 'm b' e 'n t-Alastair suairc e,
'S mor am bearn as do dhuthaich
Thu bhith 'ga t-iuntraichinn uatha;
Cha b' aithne dhomh cuis
A bheireadh cliu do dhuin' uasal,
Nach robh fuaite riut daingeann
Aig a bhail agus uaithe.

Bha thu urranta dana,
Bha thu ailidh deas treubhach,
Bha thu cinneadail cairdeil,
Bha thu garbh re am feime;
'Na 'm fuireadh an luaidhe
Gun do bhualadh san leim sin,
'S mairg fear do mhio-ruine
Air am bruchdadh lan feirg' thu.

A Mhic Dhomhnuill Mhic Ailein
Gu 'm bu mharuiche fior thu
Fleascach suairce ciuin ceanalt
Fior fhearail na d' thiom thu;
Bu mhor do bhaigh 's cha bu taobhghail
Ris na daoinibh chaidh sios leat,
Bha triuir Iar-odh Mhic Raonuill
Air an taobh, 's gu 'm bu diobhail.

Cha 'n aithne dhamh dileas;
Ann san Rioghachd so 'n ceart uair
O bhreothadh Clann Domhnuill
'S Clanna Chamaroin gun seachnadh;
Mac Illean o'n Dreolluinn
'S maith bu choir dha bhith ceart duinn,
Mac Mhic Iain le duthrachd,
Mac Iain Stiuart 's Mac Neachduin.



*ORAN rineadh do dh' Eachann Mac Illeain Triath Dhubhart a mharbhadh ann an Inmherceatain.*

ACH ga grianach an latha,
Gur cianail an rathaid,
So tha mise ga ghabhail,
D'fhios an Tuir an robh m' aighair,
Is Mac mor Mhic Illeain,
'S e gun sugradh na luidhe,
'S nach bheil e ri fhaithinn na shlainte.
'S nach bheil e, &c.

Ga bu chruaidh leum mo chairdin,
An la ud ga m' fhagail;
Cha n' iad tha mi 'g airimh,
Ach mo bharranta laidir,
Agus t fhearann gun aiteach,
Fhir thug fortan le cairdeas gun sgreing dhomh,
Fhir thug &c.

Dhomh bu deachdair toirt thairis,
Lub ur nan suil meallach,
'S na 'n calpana geala,
'S na deudach chur-anail,
Tha thu shinsreadh na'm fear nach robh sgathach.
Tha thu, &c.

Mac thu b' uaisle o Shir Lachlinn,
O inghin Ruaraidh na 'm brattach,
Chuir thu buaireadh air maignidh,
Agus deoir air mo rosgaibh,
Chuir mi m'uaislin an leabachin tamha.
Chuir mi, &c.

Odha Ruairaidh na 'n seang-each,
Ceann mo loin ri uair m' ainnis,
Bha diol gruaig air mo leanaibh,
Cul cuachach na 'n cam-fhalt;
Mar fheornein na charaibh,
'S tu bu mhor-chuisich sealadh,
Gum bu Ri thu measg barrach fir Alba.
Gum bu, &c.

'S iomadh seirchin osbair,
Na t aghaidh shiobhalta bhan-gheal,
Gnuis fhlathail gun ghreann ort,
Gun robh gruaidhin an armuinn,

Cho dearg ris an scarloit,
Ga 'n robh gliocas is cairdeas gun annamoich.
Ga 'n robh, &c.

Ach a Chriost is maith 'm fhullang,
O 'n rinneadh leat fuireach,
Ann sa bhlar an robh an cummasg
Mhic an armuinn tha Muille,
Bha do thaobhsa lan bhuillinn,
'S lag us sgith mi ri tuireadh mo chairdin.
'S lag us sgith, &c.

Thuit mo chomhalta tappuidh,
Fo Bhaile na faiche,
Lan cruadail le gaisgaidh,
Ga bu chruaidh leum mar thachair,
Cha ne sin tha mi ag'achdan,
Ach an sgiursadh fhuair Eachonn roimh naimhdín.
Ach an, &c.

C' aite an d' rugadh nan d' arraicheadh,
Nan do ghinneadh mac armuinn,
Pearsa dhuine thug bar ort,
'N uair a ghlacadh tu 'n spainteach,
Chruaidh churanta laidir,
Sa chuireadh tu failte air do champe.
Sa chuireadh, &c.

Ge d' thigidh fir Shuinnairt,
Clann Ioin o 'n Rutadh,
Clann Chamshroin nach diultadh,
Le 'm boghachaibh cul-bhuidh,

'S le an saighde gu siubhlach,
  Bhiodh gach bonaid ri umhlachd do m' luaidhsa.
Bhi gach, &c.

Ga bu dumhail am feachd iad,
  'S iad cruinn air aon fhaiche,
'S mo ghradh a theachd seachad,
  Bu leat urram gach maise,
Mac Mhoire chuir dreach ort;
  'S mairg mathair dha am mac thu,
Na muime rinn t-altrom,
  Na chunnairc cur seachad na h-uir ort.
Na chunnairc, &c.

Gur mis' th' air mo sgarradh,
  Mun chuirt th' aig na Gallaibh,
Odha Ruaraidh na leanaibh,
  Dalta dileas mo shean-athair;
Bha 'n cairdeas Mhic Allan,
  'S ann Righ bho na painnidh,
Bha gu cialladaich carroidach ainamail.
  Bha gu, &c.



## *MAC GRIGAIR O RUADH-SHRUTH.*

THA mulad, tha mulad,
  Tha mulad gar m' lionadh,
Tha mulad, bochd truadh orm,
  Nach dual domh chaoidh dhireadh.
    Tha mulad, &c.

Mu Mhac Grigair o Ruadh-shruth,
Dha 'm bu dual bhi 'n Glein-liobhuinn
Mu Mhac Grigair, &c.

Mu Mhac Grigair na 'm brattach
Dha 'm bu tartarach piobain.
Mu Mhac Grigair, &c.

Dha 'm bu shuaicheantas giubhas,
Re bruthach ga direadh.
Ga 'm bu, &c.

Crann caol air dheagh lochdradh,
'S ite dhosach an fhir-eoin.
Crann caol, &c.

Crann caol a dheagh shaitheadh,
Cuid do dh' aighir Mhic Righ e;
Crann caol, &c.

Ann an laimh dheagh Mhic Mhuirich,
Ga chumail-reidh direach.
Ann an laimh, &c.

Ge do bhuail e mi 'm bealach,
Ga 'm ghearan cha bhi mi.
Ge do, &c.

Ge do dhean iad orm ea-coir,
A thi fein co ni dhioladh;
Ge do, &c.

'S luchd a ghabhail mo leith-sgeul,
Ann san t sheapail so shios uam,
'S luchd a ghabhail, &c.

Luchd a sheasamh mo chorach.
Is e mo leon iad bhi dhi orm.
Luchd a sheasamh, &c.

Mo chomh-altan gaolach,
Ann leabaidh chaoil 's an ceann iosal.
Mo chomh-altan, &c.

Ann an leine chaoil anairt,
Gun bhannan gun sid orr'.
Ann an lein, &c.

'S nach d' iar sibh ga fualadh,
Mnaithean uaisle na tire.
'S nach, &c.

Ort a bheirinsa comhairle,
Na 'n gabhadh tu dhiom i.
Ort a bheirinse, &c.

'N uair a theid thu 'n tigh-osda,
Na ol ann ach aon deoch.
'N uair a, &c.

Gabh do dhrama na d' sheasamh,
Is bi freasdlach mu d' dhaoineadh.
Gabh do, &c.

Na dean diuthadh mu d' shaitheach,
Gabh an ladar na 'n taoman.
Na dean, &c.

Dean am futhar do 'n gheamhradh,
'S dean an samhradh do 'n fhaoilteach.
Dean am, &c.

Dean do leabidh 's na craigaibh,
Is na caidil ach ea-trom.
Dean do, &c.

Ge h-aineamh an fheorag,
Gheabhar seol ar a faotuin.
Ge h-aineamh, &c.

Ge h-uasal an t sheobhag,
Is tric a ghabhar le foill e.
Ge h-uasal, &c.



*CUMHADH do dh' Alastair Donn le a Bhrathair.*

'S TROM an luchd so th'air m' inntinn,
Agus m' uirsgeul re innse gur truagh,
Thriall mo shugradh 's mo mhanran,
Lion tursa 'na aite mi 's gruaim,
Tha mo choill air a maoladh,
'S ni soilleir a shaoil air mo ghruaidh,
'S tearc mo shochdair re fhaoitinn,
O'n la ghlachdadh le aog thu co-luath.

'S ann a cheud la do 'n Earrach,
Bhual an t-eug orm a spealadair lom,
Bhrist air ubhlan mo gharaidh,
Leag e m' abhuil fuidh bhla bhar a bhonn,
Riumsa bhuin e neo-fharast,
'N uair thug e uam Alastair Donn,
Mo chruas iomairt 's mo chearraichd,
'S truagh dhuinne nach tearruinn sinn bonn.

'S e do charamh fuidh eislig,
Rinn mo chraladh fuidh aisnidh mo chleibh,
Chuir mo chriodh as a chochull,
Chor 's nach suithich e 'n sochdair na dheidh,
Gur luaithe le bhuillin,
Na mar ghluaiseas an duilleach air gheig,
Chaidh mo shlainte gu mearan,
Cha neil feim bhi' ga ghearan ri leigh.

'S e bhi' strachdadh air tuillinn,
Chuir mo shlaint' ann an cunthart bochd fann,
'Am breislich bhais bhi' ga d' amharc,
Ghreis tre m' airnin an t shaighid gun cham,
Bhris an t shrian bha re m' aigne,
Dh'fhalbh mo chial chaidh fath m' fheagill air chall
Chaidh mo ghearradh gu neonidh,
Beairt a reubaidh mo shonais a bh' ann.

Dhia ullamhnaich fein mi,
'S mi 'n deigh mo cheil a bhun diom,
O 'n la bhuinnig an t eug dhiom,
An Ti 's mo fath m' eibhneas fuidh Chriost,
Tha mo bhun ann san treun-fhear,
A d'fhuiling a cheusadh d'ar dion,
Gu bheil t anam am Pharais,
'S b' e bhi' mariut a' maireach mo mhian.

Tha gach duine do d' chairdin,
Mar ri d' mhuime 's re d' bhrathrin fuidh bhron,
'S an aon phiuthar a dh'fhag thu,
Re sior chumha 's re fasgadh nan dorn,
Gu bheil fios aig an Ard Riogh,
Ge d' nach fiosraiche cach mar a leon,
Gach ti tha mi 'g raitin,
Gu bheil an criodhachan craiteach ni 's leoir.

'S beag a 'n tionadh mar tha iad,
  Mar mhuir reobhairt air traghadh le deoir,
Cha b' e garlaoch an fheachda,
  Bha sibh 'g aireamh bhi' agaibh mar threoir,
Ach foghlam, cruadal us cleachdadh,
  An fhir-threin bu mhor tapadh san toir,
Da 'm bu leannan an uaisle,
  Ann ad leanabh; 's gun d' fhuair thu i og.

B' e sid fiuran na glaine,
  Bha gu fiughantach fearail a fas,
Muirneach, iriosal, suairce,
  Sugach, binn fhochdlach, buaghach 's gach cas,
Fear do choimeas cha chualas,
  Thaobh gach subhailc bha fuaite re d' ghnas,
Dh' fhag thu uile fuidh ghruaiman,
  Gach te chunnnairc na chuale do bhas.

Bha do threabhantas ullamh,
  Ann 's gach feim ann an cuireadh tu lamh,
Chor 's nach Cubaire b'urra,
  Cuis a bhuinnig do 'n chuiridh gun sgath,
Ge do theireadh luchd mascuill,
  Gur i bhreug cuid is ceairt tha mi radh,
Dhearbh thu fein a bhiodh tapuidh,
  Ge do dheireadh dhomh tachairt a' m' thamh.

Fhuair thu tuigse an deagh nadair,
  Agus gliochdas o ard Righ na 'n dul,
Ann an ceil bha thu labhara,
  Ann an ceudfuthnan flathoil bha thu,
Ann 's gach ceaird bha thu coisint,
  Gu neo-ardanach foistinneach ciun,
Ort re aireamh bu deachdair,
  Cron an caileachd am pearsa na 'n cliu.

Shuidhich d' inntinn air cheartas,
  Air chinnte fhir reuchdair so dheug
Leis gach ti bha thu taitneach,
  Iochdair, caomh-chairdeach, ceart ann s' gach feim
Gu fial, furanach, narach;
  Riamh mar chuiridh neo-sgathach gun bheud,
Leoghun firachail tapuidh,
  Teoth-chriodhach, iriosal macant' am beus.

Thriall gach sochdair bha agam,
  Chaidh mo chomhnuidh 's mo chadal an laghaid,
Tha lion dubh agus airtneul,
  Da m' tharuing gu leabaidh na 'm shlaod,
Ga m' shior ruagadh na m' shlapan,
  Dhaindeoin cruadil na tapaidh ga 'm faod,
Tha ma ghuailin gun taichde,
  O 'n la bhuailte thu le slachdan an aoig.

Chaidh mo shugradh fuidh lithe,
  Gur ciurte tha mo chriodh ann m' chom,
Osnaich thursach do m' theirbheirt,
  Blas mo chupain gur seirbh e na 'n domb,
Fhir a chruthaich mi 'n ceud uair,
  'S a tha stiuradh na 'n reult' os ar cinn,
Orm fuirtich, 's cluinn fein mi,
  'S tog an luchd so th'air minntin gu trom.



*IORRAM na truaighe le Issachari M'Auli do Thighearn' Assinn.*

GUR i iorram na truaighe,
  So tha mise ann sa 'n uair sa ga sheinn,
Gur e mheudaich droch shnuagh orm,
  Sa laoghdaich a ghruag thar mo cheann,
A liuthaid scaraidh a fhuar mi,
  Bho 'n la b' aithne dhomh gluasaid leum fhein,
Ach si so snimh as cruaighe,
  Chuir an saoghail air uachdar ri m' linn.

Gur bochd m' uirsgeul ri leughadh,
  Ga be dheanadh rium eisteachd an traths,
Tha mo chriodhe ga reubadh,
  Bho 'n la chualadh mi sgeula do bhais,
Gu 'm bheil m' intin bochd briuta,
  Gur tric snigh mo shuilean gu lar,
Bho na dfhalaich an uir u,
  Fhir bu lagheala gnuis a' measg chaich.

Am measg chaich bu tu chuideachd,
  Air mo laimh cha bu scruburra buird,
Ann tuigse 's an reasan,
  Cha do dh'idraich mi fein ort ach cliu;
Ann an atruas ri daoine,
  Nuair a chidheadh tu baoghal ri 'n cuil,
Gur tu b' urrain da 'n tearnadh,
  Fhir bu chumanta bla sealtin suil,

Suil bu ghuirma na 'n dearcaig,
  Fo 'n aighidh ghlan ghasta dheis reidh,

Gruaidh dhearg mar na caorain,
Slios as gile na faoilin na 'n speur,
Meoir as grinn a ni sgriobhadh,
Littir bhan is glan sgriob o 'd pheann geur,
Nochd as tuirsach ta m' inntin,
Air thus dhomh bhi 'g inseadh do bheus.

Beus a b' ainnimh ri fhaotain,
A measg clanaibh na 'n daoine ann sa 'n fhonn,
Le d' chiall chunnabhaltach shocrach,
Cha bu leir dhoibh aon lochd a bha d' chom;
Thoil mo chriodh gu beachdaigh,
Thu gun thighn air tais oirn le fonn,
Ceannard m' oil agus m' aighear,
Fo na bordaibh na laidhe gu trom.

Bhuain gun thug iad thu niose,
Gu la luan mo shuil siltach ga 'd chaoidh,
Gur e fuaghal do chiste,
Cas as cruaighe an robh mise na 'm bi;
Ga bu chruaidh b' fheudar fhulang,
Och mo chruadal mo bhuinnin dha m' dhi,
Mo cheol m' ol agus m' aighear,
Fo na bordaibh na laighe air an uaidh,

Air an uaidh ann san t sheapal,
Tha ti bu mhor ceist air an daimh,
'S tu nach treigidh am feasd iad,
Fhad sa d'fheadadh tu an teasargin slan;
'S bochd lium gaor do dhaoine uaisle,
'S iad mar chaoraich gun bhuachail air blar,
A Riodh ghaolaich gabh truas riu,
Nios bho thug an teug bhuath thu gun dail.

Dail cha 'n iarain a niose,
Ach bhi trial gu do lioce mo mhian,

Dol a dh' iunsaidh na carrach,
   A chuir curam an eallach so dhiom,
'S beag mo speis dhuit a shaoghail
   Na do chriodhachan daoine gu fior,
Sior ghiulan a pheacaidh,
   Choisin sgiursadh le masladh do Chriost.

Ach a Chriost ta sa chathair,
   Air deas-laimh an athair gu buain,
An diudh as leir dhuit mo dhorran,
   'S mi an deigh cloithain an dorruis thoirt bhuam,
Fhir thug Maois as an Eaphaid,
   'S a scoilt na clar reth dha mhuir ruadh,
Fhir a chum mi sa dhealbh mi,
   'S i so an t Iorram a sheinn mi gu truagh.



*CUMHA le Fear Ghrinneard, uasal do Chlann Choinnich; d'a Mhnaoi fein.*

THA mo chridh' air fas trom,
'S taobh mo leab' air fas lom,
Cha togar leam fonn air choir.
      Tha, &c.

   Bhuineadh dhiom leis an eug.
(Air m' fhirinn cha bhreug)
Ni cho finealt re feig 'an or.
      Bhuineadh, &c.

O Righ gu 'm b' aluinn do shnuadh,
Neul an t sneachd' ort mu 'n cuairt,
Deud mar chailc, agus gruaidh mar ros.
O Righ, &c.

Do chiabh chas-lubach dhonn,
Do shlios mar eala nan tonn,
Do bheul meachair o'm fonnar gloir.
Do chiabh, &c.

Do chos a b'ainneamh air feur,
Do shlios mar eal' air an t sleig,
Do chorp mar channach an t sleibh 's e og.
Do chos, &c.

Do shuil mar dhearcaig nan allt,
Do ghruaidh mar ros air a chrann,
Do ghuth mar smeoraich an gleann re ceo.
Do shuil, &c.

'S ann sa 'n choill nach robh crion,
A fhuair mi 'n t-slat nach robh blion,
'S i gu h-aluinn, ur, finealt, og.
'S ann, &c.

Dar a chaidh mi 'n ad dhail,
Is mor a bh' umad do stath,
Ge d' nach robh thu ach a' d' phaistein og.
Dar a chaidh, &c.

Bu mhor do mheas aig luchd-feum.
Bu bheag dheth 'n trusdar do bheus.
Cha robh do chomunn cho reidh dha 'n t-seors.
Bu mhor, &c.

A Righ gu'm b' uasal na saoidh,
O 'n do bhuaineadh mo ghaol!
Orm cha suarach do laoidh a crodh.
A Righ, &c.

B' iad sud na suinn, le mo bheachd,
O 'n do bhuaineadh thu 'mach,
'S iad nach fhuilingeadh a' chreach gun toir.
B' iad, &c.

Iarla Seafort do Chinneadh,
'S Iarla Chromba dheth 'n Fhineadh,
Tighearna Ghrant, is Mac Shimi 's Mac Leoid.
Iarla, &c.

Bhris gach cabull 's gach ball.
Chaidh mo mhisneach air chall.
Tha mo sciop' air fas mall gun treoir.
Bhris, &c.

Dh'fhag thu mise bochd truagh,
Mar choltas luing air a chuan,
'N deis a stiuir a thoirt uaithe 's a seoil.
Dh'fhag, &c.

Ach a Thi chuir Ionas gu tir
A broinn na muice le sith,
Cuir gu cala mi fhein 's mo lod.
Ach, &c.

Ge d' dh'fhag thu mise gu bochd,
Dh'fhag thu linn is fhiach toirt.
Thogas inntinn a port mar 's coir.
Ge d' dh'fhag, &c.

C' uim an deanadh sinn uaill
Mu 'n ti nach mair ach seal cuairt,
An deis do chur ann 's an uaigh le bron.
C' uim, &c.

Uime sin biodh sinn reidh
Mu 'n t sith a ludhaig Mac De,
Chum 's gu faic sinn a cheil' an gloir.
Uime sin, &c.



*Marbh-rann do dh' Iain Garbh Mac Gillechalum Rarsaidh, chaith a dhith le aineart mara.*

Mo bheud, 's mo chradh,
Mar dh' eirich dha
'N fhear ghleusda, ghraidh,
Bha treun s' an spairn,
'S nach faicear gu brath an Rarsa.

Bu tu 'm fear curanta mor,
Bu mhath cumadh 'us treoir,
O d' uilean gu d' dhorn,
O d' mhullach gu d' bhroig,
Mhic Muire mo leon,
Thu bhi 'n Innis nan Ron, 's nach faighear thu.

Bu tu sealgair a gheoidh,
Lamh gun dearmad, gun leon,

Air 'm bu shuarach an tor
Thoirt a bhuanachd a cheoil,
'S gu 'n d' fhuair thu na 's leoir, 's na chaitheadh tu.

Bu tu Sealgair an Fheigh,
Leis an deargtadh na bein;
Bhiodh coin earbsach air eill
Aig an Albanach threun;
C' ait' am facadh mi fein
Aon duine fuidh 'n ghrein,
A dheanadh riut euchd flathasach.

Spealp nach dibreadh,
An cath, na 'n stri,
Gasan direach, fada, finealt,
Mo chreach dhiobhail
Chaidh tu dhith oirn,
Le neart sinidh,
Lamh nach dibreadh caitheadh orra.

Och! m' fheudail uam,
Gun sgeul sa chuan,
Bu ghle mhath snuadh,
Ri grein, 's ri fuachd,
'S e chlaoidh do shluagh,
Nach d' fheud thu 'n uair a ghabhail orr'.

'S math thig gunna nach diult
Air curaidh mo ruin,
Ann am mullach a chuirn,
'S air uilean nan stuc,
Gu 'm bitheadh fuil ann air tus na spreidh-sin.

'S e dh'fhag silteach mo shuil,
Faicinn t' fhearainn gun surd,

'S do bhaile gun smuid,
Fudh charraig nan sugh,
Dheagh Mhic Chalum nan Tur a Rarsa.

Mo bheud, 's mo bhron,
Mar dh' eirich dho
Muir bheucach, mhor,
Ag leim mu d' bhord,
Thu fein, 's do sheoid
'N uair reub ur seoil,
Nach d'fhaod sibh treoir a chaitheadh orr'.

'S tu b'fhaicillich ceum,
Mu 'n taice so 'n de,
De na chunnaic mi fein,
Air faiche nan ceud,
Air each 's e na leum,
'S cha bu shlachdan gun fheum claidhe ort.

'S math lubadh tu pic
O chul-thaobh do chinn,
'N am rusgadh a ghill,
Le ionnsaidh nach till,
'S air mo laimh gu 'm bu cinnteach saighid uat.

'S e an sgeul craiteach
Do 'n mhnaoi a d'fhag thu,
'S do t-aon bhrathair,
A shuidh na t'aite,
Diluain Caisge,
Chaidh tonn bait ort,
Craobh a b' aird' dhe 'n abhal thu.

Tuig do dheireadh fein a dhuine,
'S abhar gioraig dhuit do chuid,

Tri buird, agus aon leinteag,
T' fheudail la seinn do ghluig.

An crann sin a bha 'n de gu miaghail,
'S earradh fein gu sgiamhach uaine,
An diugh mu theid thu ga fheuchain,
'S eiti a leirsean le luimead.

'S boidheach glan, ur, dosrach, og.
Brosgal breig' an t solais ghearr,
An diu thionn i ri lubadh,
Thuit a chraobh o bonn gu barr.

Amhlaidh mar dh'eireas dha duilleach,
'S amhlaidh dhuits a dhuine thruáigh,
An deighs' do cheile san t saoghal,
Tuitidh tu na d' aonar san uaigh,

Sgarar thu o d' ghradh air talamh,
Sgarar thu o d' airm, 's o d' eididh;
Tha 'n aois ag leaghadh do chaileachd,
Ge b' ionmhuinn leat an dail na 'm faodadh.

Mu 'n dail nach faodar leat fhaighin,
Bheirin dhuit comhairle gu d' sheoladh,
Mu 'n teirig gaineamh do ghloine,
Dean-sa cabhag dh'iaraidh trocair.

Liubhair t'anam do Dhia an tus,
E ga d' anacladh o phiantaibh bais,
T' anam a thogail le t' anail suas,
'S an uair ag teannadh gach la.



## *Moladh Oig-fhir air a Leannan.*

AN nochd gur faoin mo chadal dhamh,
Sior acain na bheil uam,
Do chomun le deagh-choimhnealachd,
Dh'fhag mi o 'n raoir fuidh ghruaim,
Gur tric mi ann an aisling leat,
Gach uair da 'n dean mi suain,
Trom-osnach 'n uair a dhuisgear mi,
Air bhith dhamh t-iundrainn uam.

Air bhith dhamh 'g iunndrainn suairceas uam,
'S tu leagh mo shnuadh 's mo bhlath,
O chaidh do ghaol air fuaradh orm,
Cho dualchas dhamh bhi slan,
'S ann riut a leiginn m' uireasbhuidh
Air ghleus nach cluinneadh cach,
Dh'fhag taogasg mi co-muladach,
'S gur cunntart nach e 'm bas.

Ga d' chuireadh 'm bas gu m' fhulang mi,
'S tu b' urrain ga chuir dhiom,
Le t fhior-chorp seang 's e furanach,
O 'n d' fhailnicheadh mo mhiann,
Gur bochd an staid ann d' fhag thu mi,
'S a bhi ga m' thaladh riamh ?
'S gu 'n deanadh la do d' chairdeas dhomh ?
Mo aisig slan mar Righ.

Is mor ata do ghibhtin ort,
Ata gun fhios do chach,

Corp seang gun fheal gun fholachd ann,
Gur cas thu mhealladh graidh,
'S a liuthad oig-fhear furranach,
A thuilleadh orm an cas,
D' an tugadh t eadan faothachadh,
'S an t aog ga 'n cur gu bas.

Cha chuireadh gaol gu geilteachd mi,
Na 'm freagradh tu mo ghloir,
Gur e do chomhradh maighdinail,
Mo roghain do gach ceol,
'S gur iomadh oidhch' neamh-aoibhneach,
Chum d' chaoimhneas mi fuidh leon,
Is biodh mi nochd a' m' aonaran,
Ag smaoin air bean do neoil.

Tha bean do neoil am braithreachas,
Ri Eala bhan nan speur,
Gur binne leam bhi maran leat,
Na Clairsichin nan teud,
Is tha do thlachd is t aileallachd
Aig cur do ghraidh an ceill,
Gur cosmhuil thu re ailleagan,
Da 'n umhlaich cach gu leir.

'Dubh'rt cach gu 'n raibh mi amaideach,
'S tu 's gloine ga 'm bheil m' iul,
'S ann leam fein nach b' aithreachas,
Bhi 'n aon-fheachd agus thu
'S a dhain-dheoin beus d' an cleachdadh tu,
Cha d' theid do thlachd air chul,
'S e liuthad sgeul ta an cadal ort,
A chuir am fad do chliu.

Fhuair thu do chliu us d' eireachdas,
Nach teiric dhuit a choidhch',

Le gibhtalachd is adh-mhorachd ;
'N ti tharlas ort mar mhnaoi,
Is tha do thlachd is t-ailleileachd,
Ga m' sharuchadh le gaol,
Gur nair dhuit bhi 'n droch-chairdeas dhomh
'S gun d' rinn do ghradh mo chlaoidh.

Is beart a chlaoidh mo shocair thu,
'S a shocruigh ort mo ghaol ;
'S gur e mheaduigh tuirse dhomh,
Gun thu bhi dhomh mar shaoil,
Sgeul fior a fheadar aireamh leam,
Gur leir a bhlath 's a chaoin,
Gu 'n d' fhag gach caoin a bh' agam riut,
An nochd mo chadail faoin.

Gu 'n d' rinn mi Alb' a chuairteachadh,
O Chluaidh gu uisge Spea,
Is bean do neoil cha chualas
Bu neo-luainiche na beus ;
Is corrach gorm do shuilean,
Gur geal 's gur dlu do dheud,
T fhalt buidhe ta na chuachaibh ort
'S a shnuagh air dhreach nan teud.

Thug mise gaol do rireadh dhuit
'N uair bha thu d' nionaig oig,
Is air mo laimh nach dibrinn e
Air mhile punt dhe 'n or ;
Ge d' fhaighinn fhein na chruintibh e
Ga chunntadh dhomh air bord,
Cha treiginn gaol na ribhinne
A tha 'n Ilea ghlas an fheoir.

*ORAN le Uilliam Mac Coinnich, do inghean Choinnich ruaidh Mac fhir na Comraich.*

'S CIANAIL m' aigne o na mhaduin,
Ghabh mi cead do 'n ribhin,
Ti cho-taitneach riut cha 'n fhaic mi
Ann an dreach na fiamhachd;
Bu trian do m' lon do bhriathraibh beoil
A teachd mar cheol a sioth-bhruth,
'S an t-sheirc ata 'n ad bhraighe ban,
A thaisg mo ghradh gu diomhair.

Ciochan corrach, lionta soluis,
Air do bhroilleach re ghlan;
Do sheang-shlios fallain mar an eala,
Na mar chanach sleibhe;
Bas ionmhuinn caoin na 'n geal mheur caol,
A' dealbh na 'n craobh air peurlain,
'S tu fialaigh glic 's do chiall gun tig,
Air diamhaireachd na 'n reultan.

Do bhraighe gle-gheal mar ghath-greine;
T-aghaidh re ghlan mhothar;
Tionnail t-eugais tearc re fhaotuin,
Gur tu reul nan oighean;
Gur bachlach, dualach, casbhuidh, cuachach,
T' fhalt ma 'n cuairt ann ordubh;
'S ann tha gach ciobh mar fhain air sniamh,
'S gach aon air fiamh an or dhiubh.

Inghean aingil na 'n rosg mala,
'S na'n gruaigh glan tha narach;
Da shuil ghorm mheallach, fuidh chaol mala,
'S gach aon a' mealadh graidh dhiubh;
Tha maise ad ghnuis, gun easbhuidh muirn;
Beul meachair ciuin ni maran;
Do bhriodal caomh, 's do loinn maraon,
A rinn mo ghaol-sa sharadh.

Corp seamhaidh ban, cho-lionas gradh
Gach ti a tharbhich iul ort;
'S ann tha do shnuagh, tabhairt bar air sluagh,
'S tu 'n ainnir shuairc chliuteach;
Do dheas chalpannan ro dhealbhach,
Gun bhi' meanbh na dumhail;
Troigh chruinn chomhnard' d'fhalbhas mothar,
Nach dean feoirn' a lubadh.

Cho glain is tu 's neo-shoilleir dhuinn,
'S mar gheallach thu 'n tus eiridh;
Beul dearg muint' 's anail chubhraidh,
'S tionnal thu do Bhenus.
'S e chrun do thlachd deud muirn mar chailc,
Air a dhluthadh ceart re cheile,
O 'n tig an t-oran, eatrom ceolmhor,
Mar an smeoraich cheitain.

O thla nan dul tus rath fhuair thu,
Bhiodh modhail, ciuin gun ardan;
Tha iochd is cliu, as loinn, as muirn
Air a ghlaoidheadh dlu re d' nadar;
'S tu air do bhuain a freamh na 'm buagh,
Do 'n treun fhuil uaisail statoil;
Thu fialaidh pailt ann gniomh san tlachd,
'S do chiall co-shreip re t-ailteachd.

Oscionn t-ailteachd riabh cha d' thainig
  Gnuis o laimh na Trianaid;
Gur soilleir dhuinn, 'n uair rinneadh thu,
  Nach robh na Duilin diamhain;
Ur riomhin thla 's ro rioghal gnas,
  Do dhilsin graidh tha lion'ar;
A gheug na 'm buagh, ge cian mi bhuat,
  Na geill-sa' chluain luchd mi-ruin.

Mi cian o d' chaidribh, 's buan dhomh fhaidid,
  Dh'fhag sud m' aigne pianail;
Osnadh ghna gun fhois gun tamh,
  A fhrois gach blath do m' fhion-fhuil.
'S e bhrosnaich deoir 's a chlaoidh mo threoir
  An ribhinn og so thrial uain;
'S tu 's trom a dh'fhag mi, oigh mo ghraidh,
  Le d' bhron ata mi cianail.



*ORAN le Oigh d'a leannan, a bha 'n cunthart a treigsin.*

THIG tri nithean gun iarruidh
'S iad eagal, is iadach is gaol;
'S bu bheag a chuis mhaslaidh
Ge do ghlacadh leo mis air a h-aon,
'S a liuthad bean uasal
A fhuaras sa chiont an robh mi,
A thug an gaol fuadain
Air ro bheagan duaise ga chionn.
    *Failirin illirinn uillirinn,*
    *Oro laoidh,*
    *Cruaidh fhortan gun fhios*
    *A dh'fhag mise fo chuing do ghaoil.*

Mur d' thig thu fein tuilleadh
Gur aithne dhomh mhalairt a bh' ann,
Nach robh mi cho beairteach
Re cailinn an achaidh ud thall;
Cha toirinn mo mhisnachd,
Mo ghliocas, is gniomh mo lamh,
Air buaile chrobh ballach
Is cailinn gun iul nan ceann.
*Fail irinn*, &c.

Fhir a dhireas am beallach
Beir mo shoruidh do 'n ghleann o thuath
Is innis do m' leannan,
Gur mairionn mo ghaol 's gur buan.
Fear eile cha ghabh mi
'S cha 'n fhuiling mi rium a luaidh;
Gus an dean thu ghaoil m' aicheadh,
Cha chreid mi o chach gur fuath.

Mur d' thig thu fein tuilleadh
Gur taitneach ata mo chliu,
Cha d' rinn mi riut comunn
'S cha do luidh mi leat riamh an cuil.
Cha ghabhain bonn maslaidh
O dhuine chuir *ad* air a chrun,
Bha m' intinn cho beachdail
'S gu 'n smachduichinn gaol nach b'fhiu.

Bu laoghaid mo thamailt
Na 'm b' araichd ni b' fhear a bhiodh ann;
Ach dubh chail a bhuachair
'N uair ghlacadh i buarach na laimh;
'N uair 'thig an droch earrach
'S a chaillear an ni ann sa ghleann,
Biodh ise air an tulaich
Gun tuille dhe bunailteas ann.

Fhir nan gorm shuilin meallach
O 'n ghleannan am biodh an smuid,
Ga 'm biodh a chaoin mhala,
Mar chanach an t sleibh fo dhriuchd;
'N uair rach'dh tu air h uillin
Bhiodh fuil air Fear dhireadh nan stuc,
'S nam biodh tu ghaol mar rium
Cha b' aireach an ceile leam thu.

Cha b' ann air son gaideachd
No idir mar thailceas air spreidh,
Cha b' fhear do shiol bhodach
Bha m' osnidh cho trom na dheidh;
Sar mhac an duine uasail
Fhuair buaidh air an duthaich gu leir
Ge do bhithamaid falamh
'S ioma caraid a chitheadh oirn feum.

'S truadh nach bheil mi 's mo leannan
'S a chrannaig air stiureadh le gaoith,
Na 'm buthaig bhig bharraich
Aig imeal a ghleanan lein fhein.
Na 'n loistean d' an darach
Aig taobh na mara fuidh thuin,
Gun chuimhn' air a chailinn
A dh' fhag mi air araibh chruidh laoidh.



*ORAN gaoil do mhaighdean araidh.*

'NIGHEAN donn na buaile
Dha 'm bheil an gluasad farasda,
Gu 'n tug mi gaol co buan duit,
'S nach gluais e air an Earach so;
Mheall thu mi le d' shugradh,
Le d' bhriodal, a's le d' chiuine,
A's lub thu mi mar fhiuran,
'S cha duchas domh bhi fallain uaith.

Do chul donn, daite an ordugh,
Gu bachlach, boidheach, camagach,
T' aghhaidh fhlathail, chomhnard,
Mar ite 'n eoin do mhalaichean,
Da shuil chorrach, mhiogach,
Rosg glan a' conbhail dion orr'
Do ghruaidhean meachair, mine,
Do phog mar fhiogaish mheanganan.

Mar reul a measg an t sluaigh thu,
Nam gluasad a chum tionalaidh,
Cha tugadh Bhenus buaidh ort,
'S ard thug do shnuadh-sa barrachd orr',
Chite am fion ag dealradh,
Ann am dol sios tre d' bhraghad,
Gur math thig siode 'n caramh
Mu mhuinneal ban na h-ainnire.

Do sheang chorp fallain, suntach,
Nach do chiur an an-shocair,

'N uair rachadh tu air urlar,
Bu luthar ann sna caraibh thu,
Le calpanan deas, boidheach,
Cruinn, cumadail, neo lodail,
Troigh chruinn an am broig chomhnaird,
Nach toir air feornan carachadh.

Do bheul o'm binn thig orain,
Ceol, agus ceileirean,
Gur binne leam do choradh.
Na smeorach air na meanganan;
Gun d' thug mi gaol co mor dhuit,
O 'n chuir mi 'n tus ort eolas,
'S mar faigh mi thu ri phosadh,
Gu 'n cuir do bhron fuidh 'n talamh mi.

Na 'm b' e 's gu 'm biodh tu deonach,
'S gu 'm posamaid an ath-ghaoirid,
Cha 'n iarainn leat de storas,
Ach comhachda na banaraich,
Ge bu leamsa an Roin-Eorpa,
'S America le mhor shluagh,
Na 'm faighean dhomh fein coir ort,
Bu leat gach stor, 's gach fearann diu.

Ghaoil na creid droch sgeul orm,
Ge d' robh luchd bhreug a labhairt riut,
Tha m' inntinnsa co reidh dhuit,
'S nach bi aon sèud ann an-fhios duit,
Ge d' their iad riut le bolich,
Gur beag leo mo chuid storais,
A chaoidh cha churam loin duit,
A's Righ cuir seol air aran duinn.

*ORAN le Uilliam Ros d'a leannan.*

FEASGAIR Luain, a's mi air chuairt,
Gu 'n cualas fuaim nach b' fhuathach leam,
Ceol nan teud gu h-ordail, readh,
A's coisir da reir os a chionn;
Thuit mi 'n caoch'ladh leis an iongnadh,
A dhaisig mo smaointean a nunn,
'S chuir mi 'n ceill gu 'n imthichin cein
Le m' aigne fein, 's e co-streup' rium.

Chaidh mi steach an ceann na coisridh,
An robh ol, a's ceol, a's damhsa;
Rimhinnean, a's fleasgaich oga,
'S iad an ordugh grinn gun mheang,
Dhearcas fa-leith air na h-oighean,
Le rosg foil a nunn, 's a nall,
'S ghlacadh mo chridhe, 's mo shuil co'-luath,
'S rinn an Gaol mo leon air ball.

Dhiuchd, mar aingeal, mu mo choinneamh,
'N ainnir og, bu ghrinne snuadh;
Seang shlios fallain air bhla canaich,
Na mar Eala air a chuan;
Suil ghorm, mheallach, fudh chaoil mhala,
'S caoin' a sheallas 'g amharc uath,
Beul tlath, tairis, gun ghne smalain,
Dha 'n gna carthanachd gun uaill.

Mar ghath grein', am madain cheitein,
Gu 'n mheath i mo leirsin shul,

'S i ceumadh urlair gu reidh, iompaidh
Do reir puncanan a chiuil :
Rimhinn mhodhail, 's fior-ghlain' foghlum,
D' fhionfhuil mhordhalach mo ruin,
Reul-nan oighean, grian gach coisridh,
'S i 'n ciall choraidh, cheoil-bhinn, chiuin.

'S tearc an sgeula sunnailt t' eugaisg,
Bhi 'ri fhaotuin san Roinn-Eorp,
Tha mais', a's feile, tlachd, a's ceutaidh,
Nach facas leam fein fa mo choir.
Gach cliu a' fas riut a' muirn, 's an ailleachd,
An sugradh, 's a manran beoil,
'S gach buaidh a b'ailli, bh' air Diana,
Gu leir mar fhagail, tha aig Moir.

'S bachlach, dualach, cas-bhuidh, cuachach,
Caradh suanais gruaig do chinn,
Gu h-aluinn, boidheach, faineach, or-bhuidh,
An caraibh seoighne san ordugh grinn,
Gun chron a' fas riut, d' fheudte aireamh,
O do bharr gu sail do bhuinn ;
Dhiuchd na Buaidhean, oigh mu 'n cuairt duit,
Gu meudachdain t'uaill 's gach puinc.

Bu leigheas eugbhail, slan o'n Eug,
Do d' fhear a d'fheudadh bhi ma d' choir,
B' fhearr na cadal bhi na d'fhagaisg,
'G eisdeachd aigeallaidh do bheoil.
Cha robh Bhenus a measg leugaidh,
A dh'aindeoin feutantachd cho boidheach
Ri Moir Nighin mhin, a leon mo chridh'
Le buaidhean, 's mi 'g a dith ri m' bheo.

'S glan an fhion-fhuil as na fhreamhaich
Thu gun fhiaradh mheur, na mheang,

Cinneadh mordhalach, bu chrodha,
Tional co-luath cho-stri lann,
Bhuin'eadh cuis a bhar nan Du-ghall,
Sgiursadh iad gu 'n duthchas thall,
Leanadh ruaig air Cataich fhuara,
'S a toirt buaidh orr' anns gach ball.

Tha Cabar-feigh an dluthas do reir dhuit,
Nach biodh easlaineach san stri,
Fir nach obadh leis ga 'n togail
Dol a chogadh 'n aghaidh Righ
Bu cholgail, faiceant' an stoirm feachdaidh,
Armach, breachdanach, air ti
Dol san iomairt gun bhonn gioraig,
'S iad nach tilleadh chaoidh fudh chis.

'S trom leam m' osnadh, 's cruaidh leam m' fhortan,
Gun ghleus sochdair, 's mi gun sunt,
'S mi ri smaointean air an aon run,
A bhuin mo ghaol gun ghaol d'a chionn.
Throm na Duilean peanais dubhailt,
Gu mis' umhlachadh air ball,
Thaladh Cupid mi san dusal
As na dhuisg mi bruite, fann.

Thoir soghraidh uam do 'n rimhinn shuairc
De 'n chinneadh mhor, a's uaisle gna's,
'S thoir mo dhurachdsa dha h-ionnsuidh,
'S mi 'n deagh run d'a cul bhuidh, ban.
'S nach bruadar cadail, a ghluais m' aigne,
'S truagh nach aidmhich e dhomh tamh,
'S ge b' ann air chuairt, na thall an cuan,
Gu 'm bi mi smuainteach ort gu brath.

## MOLADH MORAIG.

### LUINNEAG.

'S i luaidh mo chagair Morag,
Mo ghaol sa mhadain Morag,
Gu 'm b' ait' leam agam Morag,
Gur taitneach leam a coradh.

'S TU Mhorag rinn mo bhuaireadh,
O chunnaic mi Di-luain thu,
Tha m' aigne leat ag gluasad,
'S cha tamh e mur bi buaidh leis,
Mur geill thu bithidh mi truagh dheth.

Do shaighdean rinn mo leonadh,
'S iad chuir mi uil' a h-ordugh,
Cha bhi mi tuille 'n solas,
Mur failtich thu le poig mi,
'S do lamh ag gealladh coir ort;

Tillidh 'n t-uisg' ri shleibhtean,
'S bithidh sneacha dubh air gheugan,
Mu 'n caochail air mo ghaol duit,
'S tu m' annsachd 's mo dheo-ghreine,
Cha treig mi ann mo cheil thu.

Ge h-ioma ceum a bha mi,
Cha 'n fhacas aon thug barr ort,
Do phearsa tha fior dhaicheil,
Do bheusan tha gun fhailig,
'S tu Phenics measg an al so.

'S tu 'n reul a' measg nan og-bhan,
Do mhaise rinn mo leonadh,
Do ghruadh d'fhag fann na rosan,
Do dheud d'fhag glas na neoinain,
Cha leir dhomh samhla d' bhoi'chid.

Ge h-ioma te a chi mi,
Cha teid iad uile 'm pris riut,
'S tu a Bhenus measg nam miltean,
'S e t'eugas thug mo chli uam,
'S a d'fhag an diugh gun li mi.

'N uair bhitheas mi ann a m' aonar,
Nam chadal ann mo sheomar,
Thig t-iomhaigh lan de bhoi'chid,
An sin duisgidh mi le solas,
An duil gu 'm bheil sinn co-luath.

Gur tric mi air mo ghluasad,
'N am cuimhneach air na h-uairean,
An robh mi, a's tu cluaineas,
'S a ruidh le ceuman luatha,
'S nach till iad tuille nuadh dhomh.

Chualadh tu mar tha mi,
Gu 'm bheil mo chridhe 'n gradh dhuit;
Nios cuimhnich air do nadur,
A's tiondadh ann am blathas rium,
'S na faic a chaoidh am thraill mi.



*ORAN Gaoil le Somhairle Cameron, ann an Rainnch.*

'S mi m' shuidhe m' onar air tulach boidhach,
'S mi gabhail orain 's cha d' theid e leam;
Mo chriodhe 'n comhnuidh mar chloich air moinntich,
Is moran seoil aig air dol gu grunnt;
Gu grunnt cha d' theid e gun fhios d' an Eucaig,
'S ma ni i reit' rium gur fheard a chuis;
'S mur taobh i fein mi gur leis an eug mi,
Le shaighdibh geura teachd orm as ur.

Do shaighdean geur anam taobh ga cheile,
A dh'fhag mi reibte le iomadh lott;
Gur tursach m' eislein gach la 'g eiridh,
Gur tric mo leine' co fhliuch ri lon;
Mar ghaoith o thuath thig a bharr n' an cuainntain,
A dh' fhalbhas uaine mar chi sibh an ceo;
'S e 'n samhladh fhuair mi do ghaol na gruagaich,
A rinn mo bhuairadh air iomadh seol.

Ochoin! a ghruagach nach gabh thu truas rium,
Do ghaol a bhuair mi gun fhios do 'n t-sloigh;
'S mur faigh mi fuarachd o 'n ghaol so bhuair mi,
Gu dearbh cha dual domh bhi fada beo;
Mo chriodhe luaineach gach la air luasgan,
Mar luing air chuan agus i gun seol;
Na tuinn le buairas 'g eiridh suas ri,
'S mur eirich buaidh leith cha d' theid gu *seor*.

Gu *seor* cha d' theid i 's gur beag mo speis dhi,
Mur faigh mi an Eucag as gile' dreach;

Do shliosan gle-gheal mar shneachd air gheugaibh,
Gur tursach m' eiridh gun luidhe leat;
Tha m' intinn cianail gach la ga riabadh,
'S mi 'n toir air d' iarraidh le cogais cheart;
Do nadur comhnard a chlaoidh as m' oig mi,
'S cha 'n e do storas a bh' ann mo bheachd.

Stor no fedail ga mor ar speis dhiubh,
An diugh cha leir leam a bhi g' an dith;
Is stochd no airnnais cha 'n e a b'fhear leam,
'S cha bhraid no meairle air a bheil mi 'n ti;
Cha chrodh air bhuailtibh 's cha ghreidh air fuaran,
A chuir an duairas so ann mo chriodhe;
Ach Eala bhuadhach 's i snamh n' an cuainntan,
'S mo lian m' an cuairt dhi ga toirt gu tir.

'S mas d' thus an Eala tha air a chuan sin,
Gur mise 'n t-uan a tha air an traigh;
'S na meangain bhuaidhach ag fas mu'n cuairt domh,
Mur tuit mi 'an buair air do shon a ghraidh;
Cha dibhail ceille' thug miad mo speis dhuit,
'S ma ni thu reite' cha deigh dhomh e;
O 's tu mo chead ghradh 's gu 'n lub thu fein leam,
Gu 'm bith mi aoibhneach dheth gach aon la.

Do chuach-fholt boidheach air dhath, an neonain,
'S e fas gu modhar na dhualibh grinn;
Na chiobhan or-bhuidh mar shiain eorna,
Gu bann do chota' o chul do cheinn;
Cambulach dualach gu cleachdach cuachach,
Is car mu 'n cuairt anns gach foiltain-min;
Air a thrusa' suas ann an siodadh buaidheach,
An leadan dualach nach dochinn cir.

Do shlios mar chanach mar bhreid do 'n anart,
Mar shneachd air bharrach gun dol gu lar;

Do ghruaidh dhearg thanna mar chaorain mheangain,
Fo d' shuil ghorm mheallaich gun ghiomh gun sgath;
Tha maise a' d' aodann thar clann n' an daoine,
'S e dh'fhag mi daonnan co daor a' d' ghradh;
Ach thig le d' ghaol 's thoir a' glacaibh 'n aoig mi,
Na dhain-deoin daoine gu 'm faigh mi bas.

'S ma gheibhear bas leam airson do ghradhsa,
Cha bheag an tamailt e m' chairdibh mor;
'S na croinn o'n d'fhas mi cho maith ri d' phairtis,
Ge d' iarr thu naird iad gu nuig na meoir;
O linn gu linn, iar amach mo shinnsir,
'S ma gheibh thu mi-mhodh do dhuine 'n t-sloigh;
Grad chul do chinn ris gach geig a chinn diubh,
'S cha robh do thiom dhiubh ach gearr gu leor.

'S ma chumar uam thu le goimh an t-sluaigh sin,
A thogas tuailas le caint am beoil;
Tha cairdean dileas m' an cuairt o 's 'n iosal,
A thogas mi-thlachd 's nach striochd d' an choir;
Luchd bhreug is tuailais ga 'n gnath bhi buaireadh,
Tha m' fhuil air fuatahchadh riu, 's m'-fheoil;
Buinidh an treud ud do Mhammon deistneach,
Le 'n teangibh eisgail toirt beum do 'n choir.

Tha naimhdean cealgach fo sgaile cairdeas,
A togail fhannsgeulan oirn le cheile;
Luchd mio-ruin teanga pioca taingeadh,
A dealbh an aimhlas 's a deanaibh bhreug;
An puinsain mar lon agus neimh re ol doibh,
Is e bhi 'n comhnuidh gu searbh 'n am beul;
Luchd dheanaibh sgeoil buinidh iad do Mhomman,
'S iad a sheilbh gu sonruicht luchd dheanibh bhreug.

Ma chi sibh neach bhios a cur re cheile,
Mar Phiaid threubhaich 's i deanibh neid;
Biodh neach a cuairtachadh steach le h' eginn,
Is neach a reiteachadh cuairt an neid;
Ma thig gaoth luaineach oir' bhar n' an cuainntan,
A chuireas luasgan air meoir a phreis,
Falbhuidh bhuathe an nead 's a chuairtag,
Is faic an truaigh cia mor i nis.

Mar sin mo Bhantag na gabhsa angar,
Ge d' their do chairdean gu bheil mi bochd
Tuig Righ Daibhe san staid am b' aird e,
Bha chroidhe trailleil mar dhuine bochd;
Cha d' ghabh an Righ sin a bheag thoillintinn,
'S a chathair righail ach moran sproichd;
'S ma leubh thu am Bioball tha pairt dhe 'g innseadh,
Gu 'n d' rinn e isleach mar dhuine bochd.

Bha mise as m' oige re tamaill gorach,
Nis tha mi deonach air cinntinn glic;
Tha tiom gu bron agus tiom gu solas,
'S e 'n dara seol air na chaochail mis;
Glacailh mi seolta mo ribhaid cheolmhor,
O 'n tha mo sholas a nis' air teachd;
Is theid mi chomhnuidh gu Tulach boidhach,
'S bithidh mi mar smeorach a'm barr a phris.



## AN T-AILLEAGAN.

O SORUIDH slan do 'n Ailleagan
Bha 'n so mu 'n trath-sa an de,
Gu 'n lot i mu na h-airnibh mi
'S mi craitealach a d' dheidh ;
Ma 's teachdair tha o'n bhas thu
'S nach slanuich mi gun leigh,
Gu 'n tugas gaol o 'm chridhe
Do dh' oig nighean nan rosg redh.

Dh' fhalbh thu 'n de mu 'n trath-sa uain
'S tha mi fo chradh 's fo leon ;
'S e 'n gaol a thug mi 'n ciad la dhuit
A dhruigh air m' fhuil 's air m' fheoil :
Ach chi mi 'n diu' cha d' thainig thu
'S air 'n aile cha b' i choir ;
Tha m' osna trom an uaiganeas
Ag smuain air bean do neoil.

O tha mo smuaintean cairiseach
O dhealuich sinn Dia-luan,
Gheug ur na 'n glaca min-bhasach,
A leannain chaoimh gun ghruaim :
Ma tha buaidh mu 'n t-sugradh ort
'S nach lub thu le meud stuaim,
Do ghaol a leasaich m' iomagain
'S a chuir an giorrad m' uair.

'S e chuir an uair an taiche rium
Gu 'n ghlac thu 'n cleachdadh ur,

Gu 'n d' rinn thu 'n gniomh nach b' abhaist duit,
Mo ghradhsa chuir air chul:
Cha d' aithnich mi riamh failing ort
O chairich mi ort iul,
Gu h-uasal, bannail, baruigeach,
Min tairis, cairdeil, ciuin.

'S min, tairis, ciuin a labhraidh tu,
Gheug ur nach gann mu d' cheill;
Air Mach-thir no air Gaidhealtachd
'S tearc samhla bean do bheus:
Cha 'n iongnadh cliu bhi fuaighte riut,
'S gun d' fhuaras thu gun bheud
Do shiol na fola connspuilluich
D' an suaimhneas ceann an fheidh.

'S min, soitheamh, seamhuidh, suaimhneasach
An ribhinn uasal og;
Gur lionar cis a bhuainaichd thu
Nach d' fhuaras riamh cho mor,
Do dha ghruaidh dhearg co taitneach,
Do shlios mar shneachd an loin,
Do shuilibh meallা, miogach
Mar ghrian air tionntadh neoil.

'S ann riut a lean na h-abhaistin,
Leann-talaidh na 'm fear og;
Gur lionar fear is oighreachd aig
Bhios faoidhneachd bean do neoil:
A measg bhan og is mhaighdeanan
Mar dhaimein thu an or,
Le d' chul buidh', daite, faileasach
Mar chiabha faoidh nam bo.

'S e mheud leam fein 's a fhuair mi dhiot
A ghaoil is fuath d'a chiun,

D' an ni nach robh mo choire ris;
A ghaoil na dealich rium;
Ma tha tlas air t-aire rium
Na bith ga cheiltean uam:
O sguir mi fein do d' mhithilein
'S e dh' fhag mo chridhe trom.

Tha ni air m' air' 's cha 'n aicheadh mi,
Ge nar a chuir an ceill,
Fharaid na 'm bu deonach leat
Mo phosadh o na chleir?
Cha do chuir mi teachdair uam
Gu 'm facadh mi thu fein.
Ach soruidh slan d' an aileagan
Bha 'n so mu 'n tras' an de.



## MARI LOAGHACH.

### LUINNEAG.

Ho mo Mhari laoghach,
'S tu mo Mhari bhinn,
Ho mo Mhari laoghach,
'S tu mo Mhari ghrinn,
Ho mo Mhari laoghach,
'S tu mo Mhari bhinn,
Mo Mhari bhoidheach lurach,
Rugadh ann 's na Glinn.

B' OG bha mis, a's Mari
'M fasaichean Ghlinn Smeoil,

'N uair chuir macan Bhenais,
Saighid gheur na m' fheoil,
Tharruing sinn gu cheile
Ann an eud cho beo,
'S nach robh air an t saoghal,
A thug gaol cho mor.

'S tric bha mis, a's Mari,
Falbh na 'm fasach fhial,
Gun smaointean air fal-bheart,
Gun chail gu droch ghniomh,
Cupid ga nar taladh
Ann an cairdeas dian,
'S barr na 'n craobh mar sgail dhuinn,
'N uair a b' aird' a ghrian.

Ge d' bu leamsa Alba
A h-airgid 'us a maoin,
Cia mar bhithinn sonadh,
Gun do chomunn gaoil,
B' annsa bhi ga d' phogadh,
Le deagh choir dhomh fhein,
Na ge'd' fhaighinn storas
Na Roinn-Eorp' gu leir.

Tha do bhroillach solais
Lan de shonas graidh,
Uchd a's gile sheallas,
Na 'n eala air an t snamh,
Tha do mhin shlios fallain,
Mar chanach a chair,
Muineal mar an fhaoilean
Fudh 'n aodain a's ailte.

Tha t'fhalt bachlach, dualach,
Mu do chluais a' fas,

Thug nadur gach buaidh dha,
Thair gach gruaig a d' fhas,
Cha 'n eil dragh, na tuairgne,
Na chuir suas gach la,
Chas gach ciamh mu 'n cuairt dheth,
'S e na dhuail gu bharr.

Tha do chailc dheud shnaighte;
Mar shneàchda na 'n ard,
T'anail mar an caineal,
Beul o 'm banail failt;
Gruaidh air dhreach an t-siris,
Min rasg chinnealt, thla,
Mala chaol gun ghruaman,
Gnuis gheal, 's cuach fhalt ban.

Thug ar 'n uabhar barr
Air ailgheas righrean mor;
B' iad ar leabaidh stata
Duilleach, 's barr an fheoir;
Fluraichean an fhaisaich
Toirt dhuinn cail, a's treoir,
A's sruthain ghlan na 'n arduibh
Chuireadh slaint sgach por.

Cha robh inneal ciuil,
A thuradh riamh fudh 'n ghrein,
A dh' aithriseadh air choir
Gach ceol bhiodh aguinn fhein,
Uiseag air gach lonan,
Smeorach air gach geig,
Chuag a's gug gug aic
'M madain churaidh Cheit.

*ORAN le Uilliam Ros, ann am bheil e ag moladh a leannain, agus a dhuthaich fein.*

LUINNEAG.

E ho ro mo rnn a chailin,
E ho ro mo run a chailin,
Mo run cailin shuairc a mhanrain,
Tha gach la ag tighinn fudh m' aire.

GUR e mis' tha briste, briute,
Cia b' e ri 'n leiginn mo runachd,
Mu 'n ainnir a's binne sugradh,
'S mi ri giulan a cion falaich.

Tha mo chridhe mar na cuaintean,
Mar dhuilleach nan crann le luasgan,
Na mar fhiagh an aird nam fuar-bheann,
'S mo chadal luaimneach le faire.

Shiubhail mi fearann nan Gael,
'S earain do Bhreatain air farsan,
'S cha 'n fhacas na bheireadh barr,
Air Fine bhan nam bla-shuil meallach.

Bu bhinne na smeorach Cheitein
Leam do gloir, 's tu coradh readh rium,
'S mo chliabh air lasadh le h-eibhneas
Tabhairt eisdeach dha d' bheul tairis.

Bu tu mo chruit, mo cheol, 's mo thailisg,
'S mo leug phrisail, riamhach, aghmhor,
Bu leigheas teugbhail o na bhas domh,
Na 'm faodain a ghna bhi mar-riut.

Gur muladach mi, 's mi smaointin
Air cuspair mo chion gun chaochladh,
Oigh mhin, mhaiseach, nam bas maoth-gheal,
'S a slios caoin-tla mar an canach.

Tha do dhealbh gun chearb, gun fhiaradh,
Min-gheal, fior-ghlan, direach, lionta,
'S do nadur co-seamh 's bu mhiannach,
Gu pailt, fialaidh, ciallach, banail.*

Air fhad m' fhuirich an Duneidin,
Cumail comunn ri luchd Beurla,
Bheir mi 'n soghraidh so gun treigsin
Dh' ionnsaidh m' eibhneis ann sna gleannaibh.

Ge do tharladh dhomh bhi 'n taobh-sa,
Gur beag mo thlachd dhe na Du-ghaill,
'S bithidh mi nis a' cuir mo chuil riu,
'S a deanadh an iuil air na beannaibh.

Gur eatrom mo ghleus, a's m' iompaidh,
'S neo-lodail mo cheum o 'n fhonn so
Gu tir ard' nan sar fhear sunntach,
'S a treigsin Galltachd nam dheannamh.

Dirigh mi gu Tulach Armuin,
Air leth-taobh Strath min na Lairce,
'S tearnadh mi gu Innseag bla-choill
'S gheibh mi Fine bhan gun smalan.

## ORAN DO MHAIGHDIN UASAIL ARAIDH.

LUINNEAG.

Hi ri ri 's ho raill o
Raill o ho raill o
Hi ri ri 's ho raill o
Mo nighean donn a's boidhiche.

O 'N tha mi fudh mhulad air m' aineol
Ann an tir nach faic mi cairid,
Ruigidh mi nise mo leannan,
D' fheuch 's am faigh mi coir orra.

Bha mi og am measg nan Gall,
'S thug mi treis air feadh nam beann,
'S ge lionmhor te o'n d' fhuair mi caint,
'S ann tha mi 'n geall air Moraig.

Codach cinn a's ailli snuadh,
'S e 'n ordugh na iomadh dual;
Gus an cuir iad mi 's an uaigh,
Cha toir mi fuath do Mhoraig.

Na h-orain mhilis thig o d' bheul,
'S annsa leam na ceol nan teud,
'S binne na smeorach air geig,
Na fuinn thig reidh o Mhoraig.

'N uair chuirte 'n fhiodhall air ghleus,
Dhamhsa tu gu h-eatrom, reidh,
Bu dlu mo bheachd air gach ceum,
'S mo chridhe leim neo-chonard.

'N uair lionta 'n deoch a bhiodh bla,
Mu fheasgair 's na cupain bhan
Ge d' dhuisgear sgainneal le cach,
Cha chluinnte cannran Moraig.

Do choradh cha tog aobhar nair
Do neach sam bith, nach bi a lathair,
'S ma bhitheas a chliu ga sharach,
'S cairid bla dha Morag.

'S cliuteach, siobhalta do bheus,
Aigne ciuin, 's e socair, reidh,
Gur seirceil, suairce, soitheamh, reidh,
Gnuis na feile Moraig.

'S lionmhor do gibhtean o nadur
D' fhas thu modhail, gniomhach, narach,
'S cha'n fhacadh mi 'n dreach, na 'n ailleachd,
Na bheir barr air Moraig.

B' annsa leam na or na Spainte,
Do ghnuis fhaicinn le fiamh ghaire,
'S e sud a d' fhag bruite m' airnean,
Le trom ghradh air Moraig.

Ge taitneach bhi caitheadh na *feisde*,
Mar ri cuideachd chriodhail, eibhinn,
B' fhearr leam triall do choill' nan geug
Mar ri m' fheudail Moraig.

Ge taitneach bhi 'g amharc na greine,
Am madain dhriuchd gu-ciuin ag eirigh,
B' anns leam aiteal do dh' aodain
Laoigh mo cheille Morag.

Cha'n iongnadh leam thu bhi uaibhreach,
'S ioma sruthan mear mu d' ghuaillean;
Ach 's moid mo dhuil-sa ri fuasgladh,
Meud na h-uisle tha d' phoraibh.

'S na 'n glacadh tu nise mo lamh,
'S gu 'n leiginn mulad mu lar,
Ghabhain oran, 's dheanain dan,
'S mo lamh gu 'n tugain pog dhuit.

## MARI GHREANNAR.

### LUINNEAG.

O shaoruinn, shaoruinn, shaoruinn i,
Air m' fhacal fhein gu'm faoduinn sin,
S ge d' bhitheadh cuid nach saoileadh e,
Gu 'n saoruinn Mari Ghreannar.

SHAORUINN, fhein gun teagamh i,
Ge d' bha mi tric ag bead'radh ri,
Nach d' iar mi ni mi dhleasdanach,
'S nach freag'radh dhomh bhi caint air.

Shaoruinn fhein gu deonach i,
'S cha b' eagal leam ge d' mhoidichin,
Nach d' fhuair mi bheag do d'fhotus innt,
O ghabh mi eolas caint oir'.

Mu tha cron ri leughadh ort
An gniomh, na 'n gne, cha leir dhomh e,
'S a dh' aindeoin beachd an t-saoghail-so,
'S tusa daonnan m' annsachd.

Ge d' fhaighinn caileag Eirineach,
A's buailtean lan do spreidh aice,
Cha ghabhain fhein mar cheile i,
Gu 'm b' anns' thu fein as t-aon-snathain.

Tha suairceas, tlachd, a's siobhaltachd,
A' stri co dhiu as dilse dhuit,
Tha maise, cliu, a's finealtachd,
Ag imtheachd air gach laimh dhuit.

Gur modhail, socrach, briathrach thu,
Gur aoidhail, caoimhnail, ciallach thu,
'S na 'm biodh gach cuis mar dh' iarain iad
Bu tu mo chiad bhean bainnse.

T' fhalt boidheach cam-bhuidh, dualagach,
'S a bharr a' fas gu d' chruachainean,
Do phog mar mhil nan cuachagan,
'S do shnuadh air dhreach an t-Samhraidh.

Gur soitheamh, banail, beusach thu,
Gur geannail, sunntach, eatrom thu,
Gur connar, fonnar, speisail thu,
Gu h-aoidhail, ceillidh, greannar.

Cha mhol mi thu, cha 'n urra mi,
Cha 'n eil briath'raibh ullamh dhomh,
Do bheusan thug mi 'n t-urram dhoibh,
'S iad chuir mi uile 'n geall ort.

Ach dh' innsinn fhein gu soilleir dhuibh.
Co i, 's co uaith a shloinneadh i,
Mur bhi gun d' fhuair sibh coire dhomh,
Airson na rinn mi chaint oir'.



LUINNEAG le CALLUM A GHLINNE.

*Mo Chailin donn og, 's mo nighin dubh thogarach,*
*Thogain ort fonn 's neo-throm gun togain,*
*Mo nigh'n dubh gun iaradh, mo bhriathar gun togain,*
*'S gun insinn an taobhar, mu nach 'eil is gad thogradh,*
*Mo Chailin donn og.*

Gu 'm beil thu gu boidheach, bainndi, banail,
Gun chron ort fuidh 'n ghrein gun bheum gun sgainnir,
Gur gile thu fuidh d' leine na eitag na mara,
'S tha coire agam fein gun cheile bhi ma'riut,
*Mo Chailin, &c.*

Gur muladach mi, 's mi 'n deigh nach math leum,
Na dheanadh dhomh stath aig cach ga mhalairt,
Biodh tathair an comhnuidh 'g ol le caithream,
'S e eolas nan corn a dh' fhag mi cho-falamh.

Na 'm bithinn ag ol mu bhord na dithe,
'S gu 'm faicinn mo mhian 's mo chiall a' tighin,
'S e 'n copan beag donn thogadh fonn air mo chriodhe
'S cha tugainn mo bhriathran nach iarruinn e rithist.

Biodh bodaich na ducha re burst 's re fanaid,
A cantainn rium fein nach geill mi dh' ainis,
Ge d' tha mi gun spreidh tha teud ri tharruing,
Cha sguir mi do 'n ol fhad as beo mi air talamh.

'S iomadh bodachan gnu nach duraichd m' aithris,
Le thional air spreidh 's iad ga threigsin a's t-earrach,
Nach cosd ann sa bhliadhna bloidh trian a ghallain,
'S cha toir e fuidh 'n uir na 's mo na bheir Calum.

Na 'm bithinn air feill 's na ceudan ma' rium,
Do chuideachda choir a dh' oladh drama,
Gu 'n suidhinn mu bhord 's gun traighin mo shearag,
'S cha dubhairt mo bhean riabh rium ach Dia leat a Chalum

Ge d' tha mi gun stor le ol 's le iomairt,
Air bheagan do ni le pris na mine,
Tha m' fhortan aig Dia 's e fialaidh uime,
'S mo gheibh mi mo shlainte gu 'm paidh mi na shir mi.

Ge mor le cach na tha mi milleadh,
Cha tugainn mo bhoid nach olainn tuillidh,
'S e gaol a bhi mor tha m' fheoil a' sireadh,
Tha 'n sgeul ud re aithris, air Callum a Ghlinne.



*DUANAG le Alastair Mac Dhomhnuill, air fonn Banarach dhonn a chruigh.*

LUINNEAG.

A bhanarach dhonn a chruigh,
Chaoin a chruigh, dhonn a chruigh,
Cailin deas donn a chruigh,
Cuachag na fasaich.

A BHANARACH mhiogach,
'S e do ghaol thug fo chis mi,
'S math thig lamhuinin sioda,
Air do mhin-bhosan bana.
A Bhanarach, &c.

'S mor bu bhinne a bhiodh t-eisteachd,
'N am bhi bleoghun na spreidha;
Na 'n smeorach 'sa cheitein,
'M bar geig ann am fas-choill.

'N uair a sheineadh tu 'n coilleag,
A' leigal mart ann an coillidh,
Thaladh eanlaidh gach daoire,
Dh' eisteachd gaoiril do mharain.

' Ceol farasda, fir-bhinn,
Fonnar, faramach, dianach,
A sheinn a chailin donn fhinealt',
A bheireadh biogadh air m' airnin.

Ge do b' fhonnar an fhiodhall,
'S a teudan ann ritheadh,
'S e bheireadh dannsa air gach criodhe;
Ceol nighin na h-Airidh.

Tha deirg' agus gile,
A' gleachd ann gruaidhin na Finne;
Beul min mar an t-shirist,
Da milis thig gaire.

Deud snasda na rioghuinn,
Smaite, cruinne mar na disnin'
Gur i an donn-a-gheal-ghlan smideach,
'S ro mhiog shuillich faite.

Chuireadh maill' air mo leirsinn,
Ann a maduinn driuchd cheitain,
Na gathanan greine
Thig o teud-chul cas faineach.

'S ciatach nuallan na gruagaich,
Re bleoghun cruigh ghuaill-fhinn,
A' toirt torman air cuachaig,
'S bothair fhuaim air a clarabh.

'S taitnach siubhail a cuailean,
Ga chrathadh mu cluasaibh,
A' toirt muidh air Seid luachrach,
'N tigh-buaile, 'n gleann-fasaich.

A muineal geal boidheach,
Mu 'n iathadh an t-omar,
A dhath fein air gach seorsa,
Chite a dortadh tre braghad.

Da mhaoth bhois bu ghrinne,
Fuidh 'n da ghairdan bu ghile,
'N uair shint iad gu h-innealt,
Gu sinnin cruigh fhasgadh.

Gu 'm bu mhothar mo bheadradh,
Teachd do 'n bhuaile mu eadradh,
Seamh sult-chorpach beitir,
'S buarach greasadh an alaich.

Glac-gheal a b' ard gleothar,
A stealladh bainn' 'n cuaich bhleoghuin,
A seinn nan luinneag bog sheothach,
A togail codhar ri clarabh.

'N uair a thogadh tu bhuarach,
Cuach a's curasan na buaile,
B' ao-coltach do ghluasad,
Re guanaig na sraide.



*ORAN do Inghin Fir Gheamboil.*

MOCH air maidin 's mi lann airt-neul,
  Tha mi 'g achdain iunndrain,
An aite cadail air mo leabuidh,
  Carachadh sa tuintadh,
Na 'm faighin cead gun rachain grad,
  Am still gun stad gun aon-tamh,
A dhios an aite am fiosrach cach,
  Gu 'm bheil mo ghradhsa 'n Gheambail.

'S ge fad air chuairt mi 's tamail b' fhuaim,
  An aisling bhuan so dhuisg mi,
Thu bhi agam ann am ghlacaibh,
  Bhean bho 'n tlachdmhor sugradh,
A dhaindeoin buinnig 's fada m' fhurach,
  Ann an iomal ducha,
O choin a chial gu 'm be mo mhian,
  Bhi an diudh a trial ga d' uinsaidh.

Air t-iunnsaidh theid mi 'n uair a dheireas,
  Mi gu h-eatrom sunntach,
Gach ceim do 'n t shlighe dol ga d' rithin,
  Biodh mo chriodhe sugach,
Mo mhian bhi 'n ceart-uair air bheag cadail,
  Ann ad chaidribh greannar,
Mo dhuil gun chleth le durachd mhaith,
  Gur e mo bheatha teann ort.

Ach oigh na maise a's or-bhuidh falt,
  'S do ghruaidh air dhreach an neonain,

Tha eididh ghrinn mu bheul do chinn,
'S tu beul bho 'm binn thig oran,
Rosg thana chaoin fo d' mhala chaol,
'S do mheall-shuil mhion ga seoladh,
'S an teirc tha d' eudain ghreas gu eug mi,
Mar tabhair cleir dhomh coir ort.

Gun choir air t fheatain oigh na feile,
Ghreas mi fein gu ann lamh,
Fhuair thu 'n iosad buaidh bho Dhiarmid,
Tha cuir ceud an geall ort,
Ciochain geala air uchd meallidh,
Mian gach fear nan sealltain,
Do chionn fallaich th' air mo mhealladh,
'S e na eallach throm orm.

Tha run na fear fo d' ghun am falach,
Seang chorp fallain sunntach,
Slios mar eala cneas mar chanach,
Bho chion tammuil m' iuil ort,
Bho chul do chinn gu sal do bhuinn,
'S tu dhamhsa grinn air urlar,
Mi bhi taraibh 's gun tu laithir,
Ghreas gu lar mo shugradh.

Mo shugradh cheil 's duil, ruit mar bhean,
Oigh na 'n ciabh glann faineach,
T' aon bhroilach geal trom-cheist na 'm fear,
'S uasal an t'ion Ban-Riogh,
Tha seirc us beusan tlachd us ceatibh,
Mar ri cheile fas riut,
Do ghaol gach lo so rinn mo leoin,
Cho mor 's nach eol domh airibh.

Cha neoil do airibh trian do t' aillichd,
Gus don bhas gun geill mi,

Ceilidh, cliutach, beusach, muirnach,
  Ceud fear ur tha 'n deidh ort;
Biodh airnin bruit' aig pairt do 'n chunntadh,
  Gach la dha 'n diult thu coimhneas,
Biodh slaint' as ur le failte cuil,
  Aig neach dhiu lub san roin ort.



## AN GILLEADH DUTH CIAR-DHUTH.

Cha dirich mi brudhach,
  'S cha siubhail mi mointach,
Dh' fhalbh mo ghuth cinn,
  'S cha sheinn mi oran,
Cha chaidil mi uair,
  O luain gu domhnach,
'S an Gille duth ciar-dhuth,
  Aig tighinn fuidh m' uidh.

'S truadh nach robh mise,
  'S an gille duth ciar-dhuth,
An aodan na beine,
  Fo shilleadh nan siontain,
An laggan beag fasaich,
  Na 'n aiteigin diomhair,
'S cha ghabhain fear liath,
  'S tu tighin fuidh m' uidh.

Dh' olain deoch-slainte,
  A ghille dhuidh chiar-dhuidh,

Dh' uisge duth an loin,
  Cho dheonach 's ge b' Fhion e,
Ge d' tha mi gun storas,
  Tha na leoir teachd ga m' iarruidh,
'S cha ghabh mi fear-liath,
  'S tu tighin fuidh m' uidh.

B' eibhin leamsa coir,
  Air a ghille dhuth chiar-dhuth,
Fhaotuinn ri phosadh,
  Na 'n deonuiche Dia e,
Rachuinn leat do 'n Olaind,
  O choin be mo mhian e,
'S cha ghabh mi fear liath,
  'S tu tighin fuidh m' uidh.

Briodal beoil thu,
  Tha gradh nam bann og dhuit,
Poitear Fion thu,
  'S an saoidh nach soradh,
'S thu fearrail fearra-bhuillach,
  Sealgair air mointach;
'S cha ghabh mi fear liath,
  'S tu tighin fuidh m' uidh.

'S luainach mo chadal,
  O mhadain dia-ciadain,
'S bruaidleanach 'm aigne,
  Mur furtaich thu Dhia orm,
Mi 'n raoir air dhroch leabaidh,
  Cha [illegible] fhad' gus an liath mi,
'S an gille duth ciar-dhuth,
  A tighin fuidh m' uidh.

Mo ghille duth boidheach,
  Ge gorach le cach thu,

Dheanain do phosadh,
  Gun deoin 'o mo chairdin,
Shiublainsa fada leat,
  Feadh laganan 's fasaich,
'S an gille duth ciar-dhuth,
  A tighin fuidh m' uidh.

Mo ghille duth laoghach,
  'S neo-raoghuin leam t fhagail,
Na 'm faicinn an cuideachd thu,
  Thaoghain roimh chach thu,
Ge d' fhaicin coig mile,
  Air chinnt gur tu b' fhear leam,
'S an gille dubh ciar-dhuth,
  A tighin fuidh m' uidh.



## ORAN LE TE GA LEANNAN.

THA mo chadal luanach,
  'S an uair so cha 'n fhaigh mi tamh,
Cuimhnachadh na 'n uaislinn,
  A ghluais air maidin diomairt,
Oig-fhear a chul dualaich,
  'S nan cuachagan troma tlath,
Ge d' bhiodh agam buaile,
  'S tu dh' fhuasglain a dh' fhearabh chaich.

M' ullaidh agus m' fheudal,
  Bu reth leam sealladh do shuil,

Mar atteil na greine,
'S i a geiridh moch maduin driuchd,
Do bheul tana gle dhearg,
Fo 'n eudan 's guirme suil,
'S gad bhi tu ad leine,
'S tu m' aoibhneas do dfhearibh thu.

Manam is mo run thu,
Se cuirtear na feile a bhann,
Cas dhiridh nan stuc thu,
Ceim luthair air feadh nam beann,
Mheud sa thug mi dhiugh dhuit,
Gun d' fhag e mo shuilin dall,
'S gun deanain leat lubadh,
Ge d' dhiultain tri mile Gall.

Am faca sibh na 'n cuala sibh,
Am buaichaile chradh mo chriodhe,
Buachaile nan cuachag,
Nach b' fhuaghach leam la na dh' oidhch,
Mus e meud do shuairceas,
Thug uain thu 's nach pill thu rithist,
Mo bheannachd gach uair dhuit,
'S thoir buaidh 'mach gach aite 'm bi.

O 'n thainig mi 'n tir so,
Air m' inntinn gun luidh trom sproichd,
A cuimhnachadh na dfhaig mi,
Cha tamh dhomh 'm baille na 'm port,
Oig-fhear a chuil shniomhain,
Beul siobhailt nach labhair lochd,
Ge d' bhithin fo mhi-ghean,
Gun innsinn dhuit e le m' thoil.

'S comma leam 'n seann duine,
Luidh gu teann air an stoc,

Fad na h-oidhche gheamhridh,
Cha tiondadh 's gum biodh na thosd,
Luidhidh e gu diblidh,
Sios na shineadh air sop,
Gun tairing e stranntrach,
'S teanndaidh e cul a noig.

C'uim nach labhrain caon riut,
A ghaoil cha cheilin sid ort,
Seann duine cha taobh mi,
Ge d' fheudadh cha 'n eirich moch,
Ge d' raibh aige caoraich,
Seol daonnan da bhi gun toill,
'S nuar labhradh e pramhail,
Bu chraitach mu chriodh a' m' chorp.

Mullaidh is mo ghradh thu,
Gur raithe gach oidhche ad dheidh,
Lamh stiuradh a bhata,
Ga sabhaladh as gach beud,
Poitear a's tigh thairne thu,
A phaithidh a measg nan ceud,
Giomanach nan ard bhean,
Cha shlan a bhiodh mac an fheidh.



*Do dh' Inghin fir Thir na Dris, le Mac fir Dhail'neas.*

THA mise so m' luidhe,
'N leabaidh chumhainn chaoil chlaraidh,
Tha mo cheann air a lionadh,
Le fiabhras mio-nadar,
Cha 'n fhuachd is cha teas dhomh,
Cha neil fios ciod is cradh dhomh,
'S ann tha toiseach mo ghalair,
Mu m' sgamhan 's mu m' airnin.

Beir mo shoraidhsa thairis,
Gu m' leannan do 'n bhraidhe,
'Sa 'n uair chluinnis i 'n aithris,
Cha mhath le mar tha mi,
Mi gun sugradh gun aitis,
'S gur e chleachd mi a h-abhachd,
'S e cumha a poige,
A leon chun a bhais mi.

Ga bu shochdairach mo leabaidh,
Cha do chaidil mi 'n raoir,
'S nach d fhuaras tu agam,
Ann an taichde ri m' thaobh,
'N am dhamh dusgadh sa mhaduinn,
Bha thu fada o m' ghlaodh,
'S mor a b' fheairde mi agam,
Aon aitil do m' ghaol.

Cha n e ro-mheud do nithibh,
Tha mise ga iarghuinn,

Ach mi m' laidhe so m' aonar,
  Re smaontuinin diamhair,
Gheibhinn bean ann 's an tir so,
  'G a bheil ni do shiol Dhiarmaid,
'S aig na thug mi do ghradh dhuit,
  Gu 'm bi dail aichde 'm bliadhne.

Tha mise fuidh sproichd,
  A ghaol o thoiseach mo cheist ort,
'S deir gach aon neach do m' sheorsa,
  Nach bu ghoiriche bheag sin,
Mar gabh laigse na feola,
  Is an oige mo leithsgeul,
'S gur tri nith' thig gun iaraidh,
  Gaol, iadach, 'us feagal.

Gur mise th' air mo leonadh,
  Mu mhnai oig a chuil duinn,
'S tu dheanadh mi slan,
  Ge do tha mi gu tinn,
Tha do ghruaigh mar an caoirin,
  Slios mar fhaoilin air tuinn,
'S e bhi sealltuinn a' t-aoduinn,
  A b' aobhaiche leam.

'S truagh nach raibh mi 's mo leannan,
  Ann sa ghleannan an uaigneas,
Na sa bhadan bheag choille,
  Far an gaoireadh na cuachadh,
Thu sionte ann mo bhreachdan,
  Dlu paisgt ann mo shuanaich,
Gu faighinn le deoin,
  A ghaoil do phog 'us cha b' fhuathach.

Gur diom-buitheach mi 't athair,
Dheth luchd taighe 's dheth d' chairdin.
Le an litrichibh breige,
Mar a threig iad do ghradh orm,
Bha 'n dream dheth 'n raibh finne,
Lan toil agus ardain,
'S e ar cumail o cheile,
Dh'fhag fuidh eislan gu brath mi.

---

## Am Freagradh.

Ge do chaidh mo phosadh,
Cha bu deonach mi fein air,
Nuair a dh' amhairc mi 'm dheighidh,
'S e mo roghuinn a threig mi,
Og ur a chul ghasta,
Bu tu mo thaitneachduinn ceile,
'S truagh a ghaoil gun mi ma' riut,
Fuidh sparradh na deile.

Ge d' thig fear mo thigh dhachaidh,
Cha dean mi ris failte,
Cha dean mi ris croidhalas,
Bruithinn na gaire,
Tha e nochd sa cheann iosal,
Fear nach direadh air faillin,
Dh'fhag sud mise fuidh eislain,
Fad mo re is mo laithin.

Tha mo chionsa do 'n fhleasgach,
Dhonn leadanach bhoidhach,

Do 'n fhine nach striochdadh,
Do d'fhion-fhuil chlann Domhnuill,
'S ann a ghabh mi mo chead diot,
Aig a Chlachan Didomhnaich,
'S ge d' nach d' fhaod mi bhi cainnt riut,
Bha shannt na bu leoir orm.

Gur a truagh nach raibh mise,
Gun fhios air do chulthaobh,
'N am togbhail na lichde,
Agus bristeadh na h-urach,
Cha 'n iarruinn do chistidh,
Ach mo shlios a bhi dlu riut,
Sgeul a sgar mi bho m' cheudfaidh,
'S ann do 'n eug thug thu cuntas.

---

## *Oran do Cheile Nuadh-phoisde.*

A mhari bhan og, 's tu 'n oigh th'air m'aire,
Ri 'm bheo bhi far am bithinn fhein;
O'n fhuair mi ort coir cho mor 's bu mhath leam,
Le posadh ceangailt' o'n chleir,
Le cumhnanta teann, 's le banntaibh daingean,
'S le snaim a dh'fhanas, nach treig :
'S e t-fhaotuin air lamh le gradh gach caraid
Rinn slainte mhaireannn a' m' chre.

'N uair bha mi gu tinn 's mi 'n cinnseal leannain,
Gun chainnt co theannadh rium fhein,
'S ann a chunna' mi 'n oigh air bord righ-leannta,
'S bu mhothar ceanalt' a beus :

Tharruing mi suas ri, 's fhuair mi gealladh
O'n ghruagaich bhanail bhi 'm reir:
'S mise bha aoibhnach t fhaotuin ma' rium,
'S crobh-laoigh a' bharain a' d' dheigh.

Maduin Dia-luain, ge buan an t-slighe,
'N uair ghluais mi ruithinn mar ghaoth,
A dh' fhaicinn mo luaidh 's rud uainn' nar dithist.
Nach dual da rithist gu 'n sgaoil;
Thug mi i 'n uaigneas uair a bhruithinn,
'S ann fhuair a nighean mo ghaol,
Is chluinneadh mo chluais an fhuaim a bhitheadh
Aig luathas mo chriodhe ri 'm thaobh.

Sin 'n uair chuir Cupid an tuldach a'm' bhroilleach,
Do shaighdean corranach caol, [luinn,
A dhruith air mo chuislean, a chuir luchd air mo cho-
Leis an do thuit mi ge b'oil leam 's gu'n d'aom,
Dh' innis mi sgeul do 'n te rinn m' acain,
Nach leigh a chaisgeadh mo ghaoid;
'S e leighis gach creuchd, i fhein le feartan
Theachd reidh a'm' ghlacaibh mar shaoil.

Bheirinn mo phog do 'n og-mhnaoi shomult',
A dh' fhas gu boinneanta, caoin,
Gu mileante, comhnard, seocail, foinneamh;
Do chomhradh gheibh mi gu saor.
Tha mi air sheol gu leoir a'd' chomain,
A mhoid 'sa chuir thu gu faoin
Do m' smaointean gorach, prois nam boireanach,
'S coir dhamh fuireach le h aon.

Chuaidh mi do 'n choill' ann raibh croinn us gallain,
Bu bhoisgeil sealladh mu 'n cuairt,
'S bha miann mo shul do dh'fhiuran barruicht'
Ann dlu 's nam meangana suas,

Geug fuidh bhlath o bar gu talamh,
A lub mi farrasda nuas;
Bu dullich do chach gu brath a gearradh,
'S e 'n dan damh 'm faillean a bhuain.

Shuidhich mi lion air fior-uisg tana,
'S mi stri' 'ga tharruing air bruaich,
'S thug mi le sgriob air tir a ghealag,
'S a lith mar eal' air a' chuan;
'S toilicht' a dh'fhag e 'n la sin m' aigne,
An roinn a bh'agam san uair;
B'i coimeas mo cheud mhna' reult na maidne,
Mo cheile codail 's mi 'm shuain.

'S e b' fhasan leat riamh bhi ciallach banail
Ri gniomh, 's ri ceanal mna-uaisl';
Gu pairteach, baigheal, blath, gun choire,
Gun ghiamh, gun ghoinne, gun chruas,
Gu deirceach, daonntach, faoilidh, farrasd',
Ri daoine fanna, bochd, truagh;
Is tha mi le' d' sheol, ann dochas ro-mhath',
Gur lon do t-anam do dhuais.

Chuir mi air thus ort iul us aithne,
Le sugradh ceannalta, suairc,
'N uair theannain riut dluth, bu churaidh d' anail
Na ubhlan meala g' am buain:
Cha bhiodh sgeul-ruin air grunnd mo stamaic,
A b' fhiu, nach mealladh i uam;
Nan cuireadh i cul rium 's diultadh baileach,
Bu chuis damh anart us uaigh.

Do bhriodal blath 's do mharan milis,
Do nadur grinneas gach uair,
Gu bialchain gaireach aluinn coineil,
Gun chas a thoilleadh dhuit fuath,

Chuir i guin bhais fad raithe m' mhuinntear
Dh' fhag lan mi mhulad sa ghruaim,
Nuar thuig i mar bha sa that mi nulaidh
Ghrad spar i 'n cunntart ud uam.

'S ann thog e mi 'm pris o'n tiom so 'n uraidh,
An ni 's an urrain a fhuair,
'Sguab do 'n ire fhior-ghloin chruineachd,
An siol 's urramach buaidh.
Sin na chuir mi co-riamhach umad;
Bha d' inntin bunailteach buan:
Lionadh do sgiamhachd miann gach duine,
An dreach, fiamh, an cumachd, 's an snuagh.

Do chuach-fhalt ban air fas cho barrail,
'Sa bhar lan chamag as dhual;
T-aghaidh ghlan, mhalta, narach, bhanail,
Do dha chaol mhalaidh gun ghruaim;
Suil ghorm, lionntach, mhin-rosg, mheallach,
Gun dith cur fal' ann a'd' ghruaidh,
Deud gheal iobhraidh dhionach, dhaingean,
Beul bidh nach canadh ach stuaim.

Shiubhladh tu fasach airidh glinne
'S an ait' an cinneadh an spreidh,
G' am bleothan mu chro, 's bhi choir na buinnis,
Laoigh og a' mireadh 's a' leum;
Cha mhiosa do lamh 's tu laimh re coinnil
Na 'n seomar soilleir ri greim,
A' fuaidheal 's a' faithim bhann as phiorar,
An am chur grinnis air greus.

Do chneas mar an eiteag gle ghlan, fallain,
Corp seamh mar chanach an t-sleibh;
Do bhraigh cho-mhin, 's do chiochan corrach
'S iad liontach, soluist le cheil';

Gairdeanan tlath geal lamh na h ainnir,
Caol mheoir, glachd thana, bas reidh;
Calpa deas ur, troigh dhlu', 'm broig chuimir
Is luthar innealta ceum.

'Sann fhuair mi bhean chaoin aig taobh Mhamcharraidh,
'Sa gaol ga m' mhealladh o'm cheill' [tharruing;
Bha do chroidhe dhamh saor, 'n uar dh' fheud mi
Cha b' fhaoin dhamh bharrail bhi d' reir:
'S iomadh fuil uasal, uaibhreach, fharumach,
Suas ri d' cheann-aghaidh fhein,
Ga d' chumail am pris an Righ 's Macailean,
'S tu shiol nam fear a bha 'n Sleit.

N' am faighinn an drast do charamh daingean
Ann aite falaich o'n eug;
Ge d' thigeadh e d' dhail, as m' fhagail falamh
Cha b' aill leam bean eil' a' d' dheigh:
Cha toir mi gu brath dhuit drannndan teallaich,
Mu 'n ardaich aileag do chleibh,
Ach rogha' gach marain, gradh as furran,
Cho-bla' 'sa b[illegible]rain mo bheul.

Dheanuinn duit ceann, us crann, a's tearrach,
An am chuir ghearran an eill,
Is dheannain mar chach air traigh na mara,
Chur aird air mealladh an eisg:
Marbhainn duit geoidh, us roin, us eala,
'S na h-eoin air bharra nan geug,
'S cha bhi thu ri d' bheo gun seol air aran,
'S mi chomhnuidh far am bi feidh.



## *ORAN do leanabh-altrom.*

ISEABAL og an or-fhuilt bhuidh,
Do ghruaidh mar ros, 's do phog mar ubhal,
Do bheul dreachmhor meachair grinn,
O'm fuighte na h-orain cheolmhor bhinn.

'S tu 's gloinne 's is cannaiche banaile snuadh,
Gur deirge na 'n t-suithag an ruthadh tha d' ghruaidh,
Do mhin rosg liontach, shiobhailt, shuairc,
Gnuis mhalta narach, lan do stuaim.

'S e cosmhail na h-ainnir an eal' air an t-snamh,
Do chneas mar an canach co-cheannalta thlath,
Do chiochan corrach air bhroilleach geal ban,
Do bhraigh mar ghrian, 's do bhian mar chnaimh.

Do chuach-fhalt bachallach, cas-bhuidh, dluth,
Gu h-amalagach, daighte, lan chaisreag is lub,
'Na chiabhannaibh cleachdach am pleata' gu dluth,
Air sniamh gu leir mar theuda-ciuil.

'S ioma' fuil uasal gun truaille', gun tair,
Tha togail na stuaidhcannaibh suas ann ad bharr, [blar,
Clann Domhnuil a' chruadail fhuair buaigh ann 's gach
Gus an d' thain' an la suarach thugadh uath' an deas
lamh.

'S ban-Chaimbeulach dhireach an ribhinn dheas og,
Cha striochdadh do dhilsean a luchd mioruin tha beo;

'S gach car tha dol diotsa ga d' shior-chur am moid
'S thu theaghlach an Iarla shliochd Dhiarmaid nan strol.

Tha Cinneadh do shean-mhath'r mor ainmeil gu leoir,
Na Camronaich mheanmnach bu gharg air an toir;
'S iomadh ait ann s'na dhearbh iad le fear-ghleus na'n dorn,
Bhi marbhtach le 'n armachd air deargnaich Dheors'.

'S i 'n ainnir bu taitnich a bh' ac' ann as tir,
A thachair bhi agam 'ga h-altrom le cich;
'N uair a sheasas i fathast air faidhir an Righ,
Bidh iomadh fear fearain a' faraid, Co i?

Gruagach gheal, shomulta, shoillair gu leoir,
'S i finealta foinneamh, gun chromadh, gun sgeop;
Calpa deas cosail, a choisicheadh rod,
Troigh chuimir, shocair, nach dochuinn a' bhrog.

'S maith thig dhuit san fhasan gun daighte do'n t-srol,
Le staidhs 'ga theannadh cho-daingean 's bu choir,
Fainneacha daoimein air roinn gach meoir,
Bi'dh rufles [illegible]ean air Iseabail oig.

## ORAN SUGRAIDH.

'S i nighean mo ghaoil
An nighean donn og;
Nam biodh tu re m' thaobh,
Cha bhithinn fo bhron.

'S i Marai Nic-Neachduin
Is daicheile pearsa,
Ghabh mis' uiread bheachd ort
Ri neach a tha beo.
*'S i nighean, &c.*

'N uair sheallas mi t-aodann,
'S mi 'n coinneamh ri t-fhaotainn,
Gur maith leam nam feudainn
Bhi daonann a' d' choir.

O'n a thug thu dhamh gealladh,
'S ann duitse nach aithreach,
'S cha 'n fhaic iad thu 'n ath-bhliathn,
A' d' bhan-araich bho.

Cha d' theid thu do 'n bhuailidh,
A bhleothan cruidh ghuaill-fhionn;
Cha chuir thu ort cuaran,
'S gur uallach do bhrog.

Cha 'n fhoghnadh le m' chruinneag,
A' bhuarach na chuinneag,
'S cha chluinnear gu 'n cumadh tu,
Cuman a' d' dhorn.

Cha d' theid thu n' Bhad-odhair
A leigeadh nan gabhar
'S minn bheag as an deothaidh
G' an deothal mu 'n chro.

Cha leig mi thu 'n fhireach
Thoirt a' chruidh as an innis,
Air eagal na gillean
Bhi sireadh do phog.

Cha taobh thu duin'-uasal,
'S cha 'n aill leat am buachaill',
'S cha 'n fheairde fear-fuadan
Bhi cruaidh air do thoir.

Cha taobh i fear idir,
Air eagail mo thriobloid;
'S cha toilich te mise
Ach ise le deoin.

Si riobhinn a bhaile,
Tha sior-thigh'n air m' aire;
Nam bithidh i mar rium,
Cha d' fharraid mi stor.

Bheir mis' thu Dhun-eudainn
A dh' iunnsachadh beurla,
'S cha 'n fhag mi thu t eiginn,
Ri spreidh an fhir mhoir.

A nighean na gruaige,
Cha chreidinn ort tuailios;
O 'n a tharruing mi suas riut,
Cha 'n fhuath leam do sheol.

'S e mheaduich mo ghaol ort
Gun d' fhas thu cho-aobhach,
'S gu 'n leumadh tu daonnan
Cho-eutrom 's na h-eoin.

'S i 'n togarrach laoghach
A thogainn mar roghuinn,
Nam bithinn a' taoghal
San tigh am bi 'n t ol.

Gu 'm b'fheairde daoin'-uaisle
'N am thionnda' nan cuach thu,
A thoirt luineagan-luaidh dhoibh
Mu 'n cuairt air an stop.

'S leat urram an damhsa,
'S an fhidheall na teann-ruidh ;
Bu chriodhal san am thu,
'S an dram air a bhord.

'S tu fhreagradh gu h-innealt'
Am feadan 's an ribheid,
A sheinneadh gu fileanta
Ruidh-leumnach ceoil.

'S tu thogadh mo spiorad,
'N uair a theid thu air mhireadh,
Le d' cheileiribh binne,
'S le grinneas do bheoil.

Leis na ghabh mi do cheisd ort
Am maidinn 's am feasgair,
Dheanain riut cleasachd
Is beadradh gu leoir.

Dheanain riut furan
Am bliadhn' is an uraidh,
Bu docha na'n t uireasbhuidh,
Tuill' as a' choir.



## ORAN AN T-SAMHRAIDH.

*Air fonn,* Through the wood laddie.

AN deis dhomh dusgadh 's an mhaidin,
'S an dealt air a choill,
Ann a maidin ro shoilleir,
Ann an lagan beag doilleir,
Gu 'n cualas a feadan,
Gu leaddurra seinn;
'S mac-talla na 'n creugan,
D' a fhreagradh bron binn.

Biodh am beithe deaghbhroltrach,
Uroil dosrach nan carn,
Ri mao-bhlas driuchd ceatoin,
Mar ri caoin dhearsadh greine,
Bruchdadh barraich troidh gheugamh,
'S an mhios chéatachsa Mhaigh:
A mhios bhreac-laoghach bhuailteach;
Bhainneach, bhuaghach, gu dàir!

Bidh gach doire dlu uaignidh,
'S truscan uain' ump' a fas;
Biodh an snobhach a direadh,
As gach friabhach is isle,
Troidh na cuislinnin sniomhain,
Gu meadachadh blath:
Cuach, is smeorach sa 'n fheasgar,
Seinn an leadain na'm barr.

A mhios bhreac-uigheach, bhraonach,
Chreabhach, mhao-rosach, aidh !
Chuireas sgeadas neo-thruaillidh,
Air gach aite d'a dhuaichneachd ;
A dh'fhogrus sneachd le chuid fuachda,
O gheur ghruaim nam beann ard ;
'S ag mead fheagal roimh Phœbus,
'Theid 's na speuribh na smàl

A mhios lusanach, mhealach,
Fheurach, fhaileneach, bhlàth ;
'S i gu guccagach, duilleach,
Luachrach, dìtheneach, lurach,
Beachach, sealleanach, dearcach,
Ciurach, dealltach, trom, tla ;
'S i mar chuirnennin diamond,
'Bhratach bhoisgeoil air lar !

'S moch bhiodh's Phœbus ag oradh
Ceap na mor-chruach 's nam beann ;
'S bidh 's an uair sin le solas,
Gach ean binn-fhoclach boidheach,
Ceumadh mearbhuillion ceolmhor,
Feadh phreas, ogan, 'us ghleann ;
A chorruil chuirteach gun sgreadan,
Ag por is beadurrach greann !

'S an am tighin do 'n fheasgar,
Coimhfhreagradh aon am,
Ni iad coimh-sheirm, sheamh, fhallain,
Gu bailleach, binn-ghobach, alloil,
A seinn gu luchleasach daingiunn,
A measg uir-mheangain na 'n crann ;
'S iad fein a beichdil gu foirmeil,
Le toirm na 'n organ' gun mheang.

Biodh gach creatair do laigid,
Dol le suigeort do 'n choill;
Bidh an dreathann gu balcont,
Formeil, talcorra, bagont,
Sior chuir failt' air a mhadin,
Le rifeid mhaisich, bhuig, bhinn;
Agus Robin d'a bheusadh
Air a gheig os a chinn.

Gur glan gaill-fheadan Richard,
A seinn nan cuislinnin grinn,
Am barr nam bilichion blathmhor,
'S an dos na lom-dharag arda,
Bhiodh 's na glacagan fasaich
As cubhradh failidh na fion:
Le d' phuirt thriolanta, shiubhlach,
Phronnar luthor le dion.

Sid na pairt 'us glan gearradh,
'S a 's ro eallonta roinn;
Chuireadh m' intinn gu beadradh,
Clialu t-fheadain ma 'n eadradh,
'N am do 'n chrodh bhi da 'n leigeadh,
An innis bheittir 's an choill;
'S tu 'd' leig air baideil ri cionthar,
An grianan aonchasach crainn.

Bidh bradan seang-mhear na fior-uisg',
Gu brisg, slinnleimnach, luath;
Na bhuidhne tarraighealach, lannach,
Gu h-iteach, dearg-bhallach, earrach,
Le shoislein airgid d'a earradh,
'S mionbhreac lainnireach tuar;
'S e-fein gu cromghobach ullamh,
Ceappadh chuileog' le cluain.

A bhealltuin bhog-bhailceach, ghrianach,
Lonach, lianach, mo ghraigh,
Bhainneach, fhionn-mheagach, uacrach,
Obhnach, loinnideach, chuachach,
Ghruthach, shlamanach, mhiosrach,
Mhiodrach, mhiosganach lan,
Uanach, mheannanach, mhaoineach,
Bhocach, mhaoiseach, lan ail!

O 's fior eibhinn ri chluintinn,
Farin-gheum laoigh anns a chro!
Gu h-uroil, mionbhallach, aluinn;
Druim-fhionn, gerr-fhionnach, faili,
Ceannfhionn, colgrasgach, cluais-dearg,
Tarraigheal, guaineiseach og,
Gu mogach, bogladhrach, fasor,
'S e leim ri bairich na 'm bo!

A shobhrach ghealbhuidh na 'm bruachag,
Gur fannaigheal, snuaghmhor, do ghnuis!
Chinneas badanach, cluasach,
Mao-mhin, bagonta luaineach;
Gur tu ros is fearr cruadal
A ni gluasad a h-uir;
Bidh tu t-eideadh a 's t-earrach,
'S cach ri falach an sul.

'S cubhraidh failidh do mhuineil,
A chrios chomhchuluinn na 'n carn!
Na d' chruinn bhabbuidion riobhach,
Loinneach, fhad-luirgneach, sgiobhach,
Na d' thoim ghiobbagach, drechmhin,
Bharr-bhuidh, chasurlach, ard;
Tiomchail thulmasan diomhair
Ma 'm bi 'm biadhionain a fas.

'S gu bi froinisin boisgeoil,
A thilgis foineal na 's leoir,
Ar gach lubhghort do neonan,
'S do bharramh shaimmirin loghar;
Mar sin is leasachan soilleir,
Do dh' fheuda-coille na 'n cos,
Tiomchal bhoganan loinneoil,
A 's tric an eilid d' an coir.

'Nois treigidh coileach a ghuccag,
'S caittein bruchdach nan craobh,
'S theid gu mullach na sliabh-chnochd',
Le chirc ghearr-ghobaich riabhaich,
'S biodh d' a suiri gu cuirteil
Am pillimh culghorma fraoich:
'S ise freagradh le tuchan,
(Pihuhu tha thu faoin.)

A choileich chraobhaich na'n gerr-sgiath,
'S na falluinne dui',
Tha duth is geal air miosgadh,
Gu ro oirdheirc na t-itich;
Muineal lainnireach, sgipi,
Uaine, slis-mhin, 's tric crom!
Gob na 'm poncunnan millis,
Nach faicht a sileadh na ronn!

Sid an tururaich ghlan, loinneoil,
A 's ard coilliog air tom,
'S iad ri bururus seamh, ceatoch,
Ann a feasgar bog ceiteoin:
Am bannal geal-sgirteach, uchd-ruagh;
Mala ruiteach, chaol, chrom;
'S iad gu h-uchd-ardach, earraigheal,
Ghrian-dhearesgni, dhruim-dhonn.

## ORAN AIR CLANN-GHRIGAIR.

NOCHD cha dean mi gair' eibhinn,
'Nam eiridh na luidhe.
'S beag an tionadh dhamh fein sin
'S mi bhi 'n deigh 's mo luchd tigh.
'S beag an tiunadh, &c.

'S mi mo shuidhe 'n so m' aonar,
Air chomhnard an rathaid.

Dh'fheuch' am faic mi fear fuadain
A tigh'n bho chruachan a cheothaich.

Na 'm faighin sgeul air Clann Ghrigair
Na bheil fios cia 'n taobh chaidh,

'S iad bu chuideachda dhomhsa,
Diadomhnuich sa chaidh.

Ann sa chlachan bho 'n Disart
Ag 'ol Fion air na maithibh;

'S bha 'n Grigair og ruagh ann,
Lamh chruaidh air chul claidhe;

Bha 'n Grigair mor meaghrach,
Ceann Feadhna air luchd taighe ann,

Leis 'm bu mhiannach a 'n fhiodhal,
A chuireadh meadhair fuidh mhnaibh,

Bheireadh treis air cheol clarsich,
An deighs do chach dol a luidhe.

'S ann a thog na fir shiubhlach
Bharr lubadh na h-amhan,

'S ann am bothan na dige,
Ghabh sibh dion ri droch la,

Far an d' fhag thu do bhiodaig,
Agus crios do bhuillig shaighid,

Far an d' fhag sibh an t Eoin botach
Air a mhointich na luidhe,

Na starsnich air feithe,
'N deis a reubadh le saighid.

'S i saighid an arich,
So dhalich na d' leathar.

'S ann a thug i car fiar,
An taobh nach iarruin i ghabhail.

'S ann a chaidh i na d' shliasad,
An crann fiar air dhroch shnaigheadh.

Cha neil agum d'or sgeula,
Ach sibh bhi 'n de air feur shrathibh.

Thall sa bhos ma Loch-fine,
Mas a fior mo luchd bratha.

Ach gu 'n tearnadh Dia duilach,
Sibh bho fhudar caol neimha.

Bho shraddagabh teine,
Bho pheilar 's bho shaighid.

Bho bhar nan scian caola,
'S bho fhaobha'r geur claidhimh.

Nochd cha dean mi gaire eibhin,
'N am eiridh na luidhe.

*ORAN air Mac-mhic-Raonuil, le Fiunlaidh Mac Raine.*

GHABHAS cead ma la 'n de dhibh,
'N diu tha maignadh fuidh eislan,
Tha airtneal na 'r deidh orm bho 'n tim.
Ghabhas cead, &c.

Gur iad gaisgich mo ghaoilsa,
Thog amach leachd a chaorin,
Chuir dhiu sneachda na 'm faoin-ghleann gun sgios.
Gur iad gaisgich, &c.

'S lionmhoir spalp, do laoch suairce,
Thig Ghileaspig ma 'n cuairt duit,
Bhiodh a facail mu 'n gluaiste ort stri.
'S lionmhoir spalp, &c.

Agus marcaich eich uaibhreach,
A tha 'm pairt as tu fuaighte
Ann an deas, 'us an tuadh, anns gach tir.
Agus marcaich, &c.

Aonghas og nan steud mearra,
Oidhre 'n Stroin, 's Ghlinnegarridh,
Bu leis stoidhle gach fearan dhiu shios.
Aonghas og, &c.

Gur a car thu Shir Sheumas,
Dhomhnuil Ghuirm, bho 'n dein cheadna,
Air teachd do shliochd Feinne nach crion.
Gur a car thu, &c.

Mac Dhomhnuil, Mhic Ailein,
Da uair 's mi ga aithris;
'S Eoin Muideartach alail so dheug.
Mac Dhomhnuil, &c.

'S Mac Leoid, a's na Hearragh,
Ceann sluaidh ann an carraid,
Mac e uasal, g'am fannadh luchd theud.
'S Mac Leoid, &c.

Odhe 'n Alastair arramich,
Leis 'n do chuirreadh la charnabhuilg,
Rinn e creach an Strathardil 's na 'n tir.
Odhe 'n Alastair, &c.

Chuir thu scappadh na mhor sluagh,
Surd chaisg air an toirachd,
Chuir thu accuin a mhorailachd sios.
Chuir thu scappadh, &c.

Fhuair do mhuinntir a ghroim orr,
Gun raibh laimh air am broinn diu,
Cruaidh, chuibhrach, gun fhoidhnachd air sith.
Fhuair do mhuinntir, &c.

B' ard scal ri breid saighad,
Fir ghleusda g'an caithamh,
G' ar 'n eistachd, gum baidhir Mhic Righ.
B' ard scal, &c.

Chluinnte fedarnich luaidhe,
'N lorg sraddadh na cluaise,
Mnai 'g accuin, 's neo chruaidh luim an caoidh.
Chluinnte fedarnich.

Gu 'm bu lionmhor pioc iubhair,
A bha 'n la sin nan siubhal,
Glachdabh geur nan ceann dutha 's gorm lith.
Gu 'm bu lionmhor, &c.

Bhiodh an t saighid chaol duallach,
Ga tarruing gu cluasabh,
Fiubhidh b' fhathramach fuaim ga cuir dhith.
Bhiodh an t saighid, &c.

Bhiodh an spaintach gheur tharrad
An geard ur, air dheagh sparrag,
Sciath dhubailte 'n darrach nach cli.
Bhiodh an spaintach, &c.

Bhiodh do ghreabhailt ghlan eatrom,
Gun smal oscionn t aoduinn,
'S gu 'm bu leannan an caonaig leat i.
Bhiodh do ghreabhailt, &c.

Air chrios beag nam ball airgiod,
Bhiodh scian chaol ort bho n' cheardich,
'S cha bhuinte le dearmad i dhiot.
Air chrios beag, &c.



*ORAN le Duine uasal an LOCHABAR.*

MOCH 's mi 'g eiridh ann sa mhaduin,
Gu artalach pramhail,
A direadh amach ris a mhonadh,
'S muladach ata mi;

Gun bhi sa 'n eididh a chleachd mi,
Ach mar Bhaigear gallta,
Cha 'n aithneach urad 'n am Fiadh mi,
'S fiadhach leo a dh'fhas mi.

Ach so mar labhar fear nan cabar,
" Stad air t-ais mar tha thu,
Air naille bheirins ort comhairl;
Mar choimhearsnach cairdeach;
B'fhear dhuit fuireach aig a bhaile,
'S airre thoirt air do phaistibh,
Na bhiodh 'n duil gu meal thu mise,
Le d' bhrigis; mo nara!"

Ge ro-mhath 'n t-eididh a bhrigis,
Cha bi sud a b'fhear leum,
'S mor gu 'm bansa 'm feileadh preasach,
Gu deas air a charamh,
Chunnairc thusa sud oirm roimhe,
Ge coimheach an drast thu;
'S tric a thachair sinn air fuaran,
Shuas ud mu bhein Allair.

" Gur diombach mi air a chomhradh,
Ge boidheach do chaint ann,
'S gur buidhiche mi air Righ Deorsa
Dh'fhag fuidh bhron sa 'n am thu,
Gun do bhreachdan bhi air t-uachdar,
Chumal fuachd nam beann diot;
Ach slaodara duth do chasag,
Am pasgadh ma d' bhraghad."

Na 'm faighins' thusa agus Deorsa,
Colamh fuidh 'n aon lamhach,
'S na tha dhaoine mor san rioghachd,
A bha diteadh Thearlich;

Gar an loisgin strad air dhisin,
Ach mo shith bhi 'm Faras,
Air naile bhuilichin mo phearsa,
Ri cuir as duibh marach.

" Cha 'n fhaigh thu sinne le cheile,
Ann sa bhein fuidh d' lamhaich,
'S ma chluinnear gu 'm beil thu fhein ann.
Theid t-eigheachd na d' mhearlach ;
Ach na 'm b'aithne dhomhsa 'n rathad,
Rachain do Bhruach Mari,
Dhinse gu 'm beil gunn 'us breachdan,
Agads' air an aridh."

Air lamh do mhathairsa ghealtair,
Ge ladarna dan thu,
Mu leigeas mi riut mo chuilean,
Cha 'n urrain thu fhagail,
Leig mi 'n eighe ris a ghille,
'S leig e 'n Eibhais bhan ris,
'S cha do mheall i mi na 'm bharrail,
Grad chuir i gu bas e.



## ORAN LE OIG-FHEAR DHA LEANAN.

### LUINNEAG.

Tha mi fuidh ghruaim,
O nach d' fhuair thu 'n urridh
'S na 'm faighean am bliadhn' thu,
Bha m' iartanas uil' agam.

Si mo bhuineagsa Mari,
Inghean donn na 'm bas banne,
'S na 'm bitheadh tu lamh-rium,
'S tu shlanuicheadh m' uireasibh.

Bherinn comhairl' air Mari,
Inghean peathair mo mhathar,
Ge b' air bith mar ni cach,
Gun bhi tair air a h-uille fear.

Tha mo chapail is m' aigich,
Gu h-ard air na mamibh,
'S mo chro air an ailean,
'S gur nair dhuit bhi 'm builleachas.

Tha mo ghobhar 's mo chaoraich,
Amach ris an aonach,
'S mar mor tha mi dhaois,
Ciod e 'n taon ni a chumadh tu.

Mharbhinn breachd air an aithin,
Cho ealamh sa b'abhaist,
'S nuar rachain air sgath,
Fear na craichde bhiodh fuil air.

Tha fear eile aig raitin,
Gun thug e do ghradh dhuit,
Nach thug e dha mhathair,
A dhairich na luran e.

Ach na 'n deanainse smaointean,
Fear eile ga d' fhaotain,
Bhiodh m' fhuil air a taomadh,
Ri aon duine bhuinneadh dha.



## ORAN LE OG-MHNAOI DA LEANAN.

NOCHD gur trom leam mo chriodhe,
'S tric snighe air mo ghruaidhean,
Nochd gur trom, &c.

'S mi bhi smuaintean mu m' leannan,
Leis nach baithrach mo luaigh ris.
'S mi bhi, &c.

Gur e Alastair mansachd,
A theid do n' Ghalltachd, air uairibh.
Gur e, &c.

'S a nuair a thigeadh tu dhathigh,
Bu ruiteach, maisach do ghruaidhean,
'S a nuair &c.

Le do ghunna, le d' chlaidhimh,
Le do dhag air do chruachin.
Le do &c

Le do thruitheas chaol daighte,
Brog shochdrach gun chuaig or.
Le do &c.

'S cota lannanach du-ghorm,
Theid na cruintean ga fhuasgladh.
'S cota &c.

'S tric is minic a bha mi
'S tu, a ghraidh, an ait uaignach.
'S tric &c.

Ann am buthag bheag bharraich,
Leabidh shleamhain bhuig luach'rach.
An am &c.

Bhiodh do lamh, a ghaoil, tharam,
Is cha bhiodh tair' air ni suarach.
Bhiodh do &c.

Chuir thu 'm fuath orm mo chairdean,
'Us tha mo bhrathrin fuidh ghruaim 's mi.
Chuir thu &c.

Bhagar mathar mo bhathadh,
'Us rinn mo mhathar mo bhualadh.
Bhagar mathar &c

'N diu a nithear dhuit bainis,
'Us mi gun fharaid, gun luaigh orm.
'N diu &c.

'S tu dol, a marach, do n' chlachan,
Gu do nasgeadh ri gruagach.
'S tu dol, &c.

'Us cha b'e sud an lub ruith,
Ach snaim ruigh'n nach fhuasgal.
'Us cha b'e sud, &c.

Ach na mu mist' thu, mu d' phiseach,
A ghaoil mis' a chuir suarach.
Ach na &c.



## ORAN EADAR OIG-FHEAR AGUS A LEANAN.

MOCH sa mhadin 's mi 'g eiridh,
Cha bheag mo chuid eislan
Aig eadh s' tha do sgeul gun tigh'n oirn.

Gu 'm bheil mulad air m' inntin,
Ge d' nach dean mi chach innseadh,
Ach ga chumail oirm fhein na throm cheo.

Mi bhi cumha na gruagich,
Is glan ruthadh a gruaidhean,
Mar ubhal ga bhuan a bhar meoir.

Ri bu diom'bach mi 'n la
Bha do chumhnant' a' 's t sobhul,
'S truagh nach raibh mi 's mo cheathairn' ad choir.

Cha b'ann a chuireadh do bhains',
Ach bhualadh buillean mar naimhdean
Leigin fuil orr', le lan-gheur, gu 'm brog.

Dhiolain snighe do shuilin,
Do mhulad, 's do thursa,
Air na shuidh mu na buird, sa 'n tigh-osd'.

Dheanain carraid, mu 'n eirin,
'N am tharraing na 'n geur-lan,
Dhoirtin fuil, agus reibin am feoil.

'S mi nach leigeadh thu dhathigh,
Gu do chairdin, gu d' chasaid,
'S cha mho chluinte gu 'm b' airce dhuit lon.

Gur e fath mo chion fein ort,
Mheud s' tha dh'ailteachd na d' eudain,
'S nach bheil ardan gun cheil ann do shron.

Troidh chuimear a 'n caiseard,
Nach cuir cuaig air a leth-taobh,
Ri gur uasal an t-shlat a mhnaoi og.

" Ge do chuir sibh mi 'm prisan,
Cha do ghoid mi riamh ni uaibh,
'S cha mho thug mi fhein laoigh as nar cro ;"

" Mar d' thug mi cion falaich
Do 'n oig-fhear dheas fhearail,
A theid air thus a'n t sluaigh bharr' air an tor."

'S beag do dhardan chlan Ghriogair,
'Us meud mearlaid gu 'n thig iad,
Ge do dheanadh iad sligan mu 'n bhord.

"Ge do leigeadh iad caistail,
Eadar fhiogh agus chlachan,
Agus mis' thoirt amach air bhar feor."

"Fhir na gearra ghruaige dui,
Tha mi dear-lan do chumha,
Bho 'n la ghear thu cuan struthach na 'n ronn."

"Ach ge d' a racheadh tu dh' Eirin,
'Us do Shasan, na dheidh sin,
Thig thu dhathigh mu 'n theid orm snaim posd'."

"Bu tu iasgar na h-amhan,
Moch ga iaraidh, is ga fhaighin,
Cha bhiodh a mhian air na mnathan na d' choir."

"Agus sealgar a mhonidh,
'N uair a rach'dh tu air tuillin,
A chuireadh luidh, air damh mullaich, is leon."

"'S cha 'n eil achde do reusan
Gu nar cumail o cheile,
Ach nach cunnt iad do spreidh air an lon."

"Ach gus an uraich air tanairt,
Ann an uir, 's ann an gaineamh;
Cha dean mi sugradh, a dhaindeon, na dheon."

"Ge do dheanta mo cheangal,
Eadar lamhan 'us chnamhan,
Is ge do chuirte mi 'n geamhail le ord,"

"'S mo chumail fuidh ghlasan,
Far nach fheud mi leus fhaicsin,
Cha d' theid do ghaol as mo bheachdsa ri m' bheo."

## *ORAN gaoil do Mharaich, le Maighdin araid.*

### Luinneag.

Fhir a bhata na horo eile,
Fhir a bhata na horo eile,
Fhir a bhata na horo eile,
'S e mi run chaich thug do m' ghradh mo threigeadh.

'S tric mi sealtuinn o'n chnoc a's airde,
D'fheuch am faic mi fear a bhata,
An tig thu 'n diugh, na 'n tig thu maireach,
'S mar tig thu idir, gur truagh ata mi.

Tha mo chridhe-sa briste, briute,
'S tric na deoir ag ruidh o'm shuilean,
An tig thu nochd na 'm bi mo dhuil riut,
Na 'n duin mi 'n dorus le osnadh thursach.

'S tric mi foighneachd de luchd nam bata,
Am fac iad thu na 'm bheil thu sabhailt,
'S ann a tha gach aon diu 'g raite,
Gur gorach mi mo thug mi gradh dhuit.

Gheall mo leannan domh gunn dhe 'n t-sioda,
Gheall e sud agus breachdan riamhach,
Faine or anns am faicinn iomhagh,
Ach 's eagal leam gu 'n dean e di-chuimhne.

Cha 'n eil baile beag sam bi thu,
Nach tamh thu greis ann a chuir do sgios diot,
Bheir thu lamh air do leabhar riamhach,
Ghabhail dhuanag, 's a bhuaireadh nionag.

Ge do thuirt iad gu 'n robh thu eatrom,
Cha do lughadaich sud mo ghaol ort,
Bithidh tu m' aisling ann san oiche,
A's ann sa mhadain bithidh mi ga d'fhoineachd.

Thug mi gaol duit 's cha 'n fhaod mi aicheadh,
Cha ghaol bliadhna, 's cha ghaol raidhe,
Ach gaol a thoiseach 'n ar bha mi m' phaisdean,
'S nach searg a chaoidh gus an claoidh am bas mi.

Tha mo chairdean gu tric ag innseadh,
Gu 'm feum mi taogas a leig air di-chuimhne,
Ach tha 'n comhairle dhomh co diamhain,
'S a tilleadh mara, a's i toirt a lionaidh.

Tha mo chriosan air dol an airde,
Cha 'n ann 'o fhidhlair, na 'o chlarsair,
Ach o stuireadair a bhata,
'S mur tig thu dhathigh, is truagh mar tha mi.

Bithidh mi tuille tursach, deurach,
Mar Eala bhan, 's i 'n deigh a reubadh,
Guileag bais aic air lochan feurach,
A's cach uile an deigh-sa treigeadh.



## *Comunn an Uisge-bheatha, le Fear-Strathmbathaisidh.*

FEAR mo ghaol an t-uisge-beatha,
Air am bi na daoin' ag feitheamh!
'S tric a chuir e saoidh 'na 'n luidhe
Gun aon chlaidheamh rusgadh.
*Ciod eile chuireadh sunnt oirn,*
*Mar cuireadh bean is liunn e?*

'N uair choisgeas gach sluagh am pathadh,
'S a theid mac nam buadh air ghabhail,
'S lionmhor uaisle feadh an tighe
'S biasd nach caitheadh cuinne.
*Ciod eile*, &c.

Cha b'e sud an comunn suarach.
'S mairg a dh' iarradh an taobh shuas doibh.
'S iad nach cromadh chun na fuaraig,
Ge bu dual doibh 'n luireach.

Gheibht' an sin gach lamh bu chruaidhe,
'S co b' fhearr na clann na tuatha?
'M fear bhiodh aig an amar-fhuail,
Gu 'm buaileadh e aon triur dhiubh.

Bi'dh iad lan misnich is cruadail,
Gu h-aigiontach brisg gu tuasaid.
Chuireadh aon fhichead san uair sin
Tearlach Ruadh fuidh 'n chrun duinn.

Chluinneadh fear a bhiodh gun chluais iad,
Nan deanadh luinneag is fuaim e;
Comunn teangach, cainnteach, cuachach,
Dannsach, suairc, neo-bhruideil.

Comun aoidheil, olmhor, pairteil,
Pogach, dornach, stronach, gabhaidh,
Sporsail, ceolmhor, cornach, gaireach,
Nach cuir cas gu smurein.

Gar am paidhear an fheill-martuinn
'S ge d' rach an Righ ——— mhathair,
Leanaidh iads' an ioc-shlaint adhmhor
Gus am fag an luths iad.

'M fear a chaidh ehoimhead na h-oidhche,
Leig a chosan air a dhruim e;
Thug e stigh an rud nach d' rinn e,
'S b' oillteil a bha chulthaobh.

Dh' eirich am fear a bha laimh ris
Theicheadh roimh bholadh an fhailidh.
Thuit e anns a' mhuighe-lagain,
'S mhill a' chath a shuilean.

Dh' eirich an treas fear gu daicheil
Chum 's gu 'n teasairgeadh e'm fear baite.
Chuir e ghriosach as le mhasaibh,
'S cota Spainneach ur air.

'N sin dar dh'eirich iad uile
Thuirt fear, " Gabhar greim do 'n duine.
" Fhuair e masladh, 's cha b'e munar.
" Loisgeadh mu 'na ghlun e."

Thuirt caraid an fhir a chaidh losgadh
" Tha thu fior bhreugach, a losgain.
" Bi mach fhad 's tha 'n dorus fosgailt',
" Oglaich, lobhta dhuisg so."

San uair a's fearr a bhios aca
Biodh lamh air gach cuaill is bata,
Biodh fear buailte, 's fear ga thachdadh,
'S fear fuidh 'n casaibh ciurta..

Fear eile thig aileag na bhragad.
Stiubhraidh e 'm broillach a bhrathar
Aran pronn, is im is caise,
Bruchdach, blath, cur smuid dheth.

Their bean-an-tighe gu diblidh,
" Dhuin', is olc an caramh bidh sin,
" 'S mor a b' fhearr dhomh agam fhein e,
" 'S moid a phris a's duthaich."

'N sin 'n uar thig na coin sa chom-ith,
Leigidh iad air cimith-comith.
Leasaichidh fear eile an nollaig
Le gleus ronnach urar.

'N uar dh'fhasas a' bhangaid goirid,
Chuid nach d' thainig ach mu dheireadh,
O nach faigh iad lan an goile,
Goiridh iad gu diumach.

Theid iadsan a nise sa cheile,
'S chi gach mad e fein 'an deigh laimh,
Biodh surd air na h-armaibh gleusta,
'S deudaichean 'gan rusgadh.

'S ann an sin a bhios a' chaonag,
Firum farum chon is dhaoine,
Clann a' ranuich, mnai re caoine,
'S baobhail crost' a' chuirt iad.

'S ma chreideas gach fear na chual e,
'S meas' e na thuirt Callum Ruadh rium,
'S iad na coin a bhios 'an uachdar,
'S bithidh daoin' uaisle muchta.



*MARBH-RANN do dh' Ian Ruadh Mac Cuithean, Piobair ann an Uist a Chinn Deas, 'nuair a tha e beo, le Gilleaspuig Donullach am Bard Uisteach.*

FHUAIR mi sgeula o'n ghobha,
Cha 'n aobhair meoghail, ach gruaim,
E fein fuidh mhi-ghean, 's fuidh thrioblaid,
Ri iaruinn ciste Ian Ruaidh;
Saoir a' locaradh, 'sa sabhadh,
'S a chulaidh bhàis 'ga cuir suas,
Samhach cadal na Corra,
Cha chluinntear tuille a fuaim.

Chaidh na maidean a ordugh,
Cha 'n aithne dhomh-sa an cuir suas,
Tha 'n gaothhair air stopadh,
Tha 'n da dhos na'n trom-shuain,
Chaill a siunsar a chlaisteachd,
Tha 'n gleus air a ghrad leigeadh suas,
O'n tric an tainig ceol taitneach,
Rogha caismeachd mo chluais.

Ceol bu bhlasd', a's bu bhinne,
Dhusgadh spiorad do 'n t-sluagh,
Ceol bu tartaraich' siubhal,
Thionndadh tiomadh gu cruas,
Ceol mar smeoraich a ghlinne,
Ceol a's binne na cuach,
Meoir gun bhraise, gun ghiorradh,
Dian ruith-leumnaich, luath.

Sgiolta sealladh do shiunnsair,
Air port, 's air cruinn-luath, 's air cuairt,
Pronnadh cnaparra, luthmhor,
Caismeachd shunntach san ruaig,
Dheanadh gaisgeach de 'n sgliuraich,
Chuireadh diun-laoch na luathas,
Claidhean glasa ga 'n rusgadh,
Claig'nibh bruite aig luchd fuath.

'S iomadh aon tha ga d' iondrain,
O'n chaidh uir ort san uaimh;
An toiseach labhair an spliucan,
Bhiodh tu giulan gach uair,
" Tha mi fein gun tombaca,
Cha b'e cleachdadh a fhuair,
'S tric chuir Iain fuidh m' aisne,
Greim, a's cairteal, a's cuach."

Thuirt a ghloin' a bha 'n t-Asdain,
" Mo sgeul craiteach, ro chruaidh,
D'fhalbh mo shugradh, 's mo mhanran,
Thug am bas leis Ian Ruagh;
Fear a chluicheadh a chlarsach,
Dheanadh dan, agus duan,
Cha b'e Caluin a chrampaidh
Fonn a b'fhearr leis 'g a luaidh."

Thuirt am pigeadh bha lamh ris,
" Faigh an tarca gu luath,
Cuir am chlaigean-sa spairt e,
Tha tart 's gach aite mu'n cuairt,
Thainig con-traigh na plaighidh,
Tha nithe gnathaichte uainn,
Cha bhi reothart gu brath ann,
'S ann a thraigheas an Cuan."

Thuirt am buideal, 's am botal,
Thuirt an goc ris an stop,
Thuirt an copan, 's an t-slige,
" 'S mor an sgrios th'air tighinn oirn,
Tha gach sruth air a dhunadh,
Bha cuir a dh'ionnsaidh nan lon,
Cha'n fhaighear drap air an urlar,
A fhliuchas bru Dhonuill oig."

O'n d'fhalbh an companach sar-mhaith,
D'fhalbh an rabhart, 's an spors,
D'fhalbh beannachd na cloinne,
'S e sheinneadh an ceol;
Nios o rinneadh do charamh,
'N ciste chlaraich nam bord,
'S mor as mist' iad am Pharo,
Gun fhear do ghnais a bhi beo.

D'fhalbh an deagh ghille cuideachd,
Nach robh scrubail san osd',
D'fhalbh fear traghadh nan searrag,
Chostas barrachd thar stop,
D'fhalbh fear deanadh nan duanag,
Leis an luaighteadh gach clo,
Cha b'e ghnas a bhi gearan,
Ge h-ioma gloin' thug dha pog.

'S beag mo shunnt ri lath feille,
'S beag mo speis dhe gach ceol,
'S beag mo thlachd dhe bhi 'g eisteachd,
Gaoir theud fir nan croc,
Leam a b'annsa do bhruidhean,
'N am suidhe mu bhord,
Na droch dhriochan air fiodhaill,
Mar fhuaim snithe an loin.

Bha thu d' dhamhsair air urlar
Bha thu siubhlach air snamh,
Bha thu d' chairiche luthmhor,
Cha bhiodh tu d' luireich fuidh chach,
Urram leum, agus ruithe,
Glac threun a ruitheadh an ramh,
'S an am caitheadh no cloiche,
Bu leat an toiseach thar cach.

Thoir mo shoraidh-sa thairis,
Dh'ionnsuidh 'n fhearainn ud thall,
O nach faod mi bhi mar reibh,
'S leibh mo bheannachd san am,
Biodh an Uaimh air a treach'ladh,
Ann am fasan nach gann,
Buideal rum aig a chasan,
'S rol tombac aig a cheann.



## ORAN AIR AIS-EIRIGH IAIN RUAIDH.

Horo gu'm b'eibhinn leam
Chluinntinn gu'n do dh'eirich thu,
'S ann leam a's ait an sgeula sin,
O chaidh an t-Eug co teann ort.

Chualadh mi gu'n chailleadh thu,
'S gu'n do rinneadh t'fhalaraidh
'S e cuis mu'n robh mi gearanach,
Do bhean a bhi na baintre'ich.

Thug iad o na h-Osdairean
Buideal am bun torraidh dhuit,
Mu bheireas mi gun oladh air,
'S e ni sinn seorsa bainns' dhe.

O n' tha giumhas sabhte agad,
'S gu'n d'rinn an gobha tairngean duit,
Teannamaid ri bata,
Theid do Pharo dh'iaraidh Branndi.

Cha bhi dad do dh'eis oire,
Gheibh i gach ni d'fheumas i,
Ni'n lion aodach a meadh'n-seol di,
'S gun dean na speicean crann di.

Cha'n easbhuidh nach bi ballaibh ann,
Gu cuplaichean, 's gu tarruingean,
Tha ropaichean gun ghainn' againn,
'S gu'n ceangail sinn gu teann iad.

Cha'n neil m'inntinn gearanach,
O'n chuir thu dhiot an galar ud,
'S ann tha do phiob na deannaibh,
Toirt caithream air ceol damhsaidh.

'N uair bha thu ann san Reiseamaid,
Bu scairtail, tapaidh, treubhach thu,
Na h-uile fear a leimeadh ort,
Ghreadhadh tu gun taing e.

'N uar bha thu toganach,
'S lionmhor ait' am b'eolach thu,
Chunnaic mis' an closaidean,
Ag ol an Amsterdam thu.



*ORAN cumhaidh le mnaoi uasail ann an Strath-Ghlais d'a Fear fein, air dha tuiteam la Chuilodair.*

OCH! a Thearlaich oig Stiuart,
'S e do chuis rinn mo leireadh,
Thug thu uam gach ni bh'agam,
Ann an cogadh na d' aobhar,
Cha chrodh, a's cha chairdean,
Rinn mo chradh, ach mo cheile,
O'n la d'fhag e mi m' aonar
Gun sian san t-saoghal ach leine,
Mo run geal og.

Co nis thogas an claidheamh,
Na ni chathair a lionadh;
'S gann gur e tha air m' aire,
O nach mairthean mo chiad ghradh.
Ach cia mar gheibhinn o m' nadur,
A bhi 'g aicheadh na 's miann leam,
A's mo thogradh co ladair
Thoirt gu aite mo Righ math,
Mo run geal og.

Bu tu'm fear slinneanach leathann,
Bu chaoile meadhon, 's bu dealbhaich,
Cha bu tailear gun eolas,
Dheanadh cota math gearr dhuit;
Na dheanadh dhuit triuthas,
Gun bhi cumhann, na gann duit,
Mar gheala bhradan do chosan,
Le d' ghearr osan mu d' chalpa,
Mo run geal og.

Bu tu 'm fear mor, bu mhath cumachd,
O d' mhullach gu d' bhrogan,
Bha do shlios mar an Eala,
'S blas na meal air do phogan,
T' fhalt dualach, donn, lurach,
Mu do mhuineal an ordugh,
'S e gu cam-lubach, cuimeir,
'S gach aon toirt urram d'a bhoichid,
Mo run geal og.

Bu tu iasgair na h-amhunn,
'S tric a thathaich thu fein i,
Agus sealgair a mhonaidh,
Bhiodh do ghunn air dheagh ghleusadh.

Bu bhinn leam tathunn do chuilein,
Bheireadh fuil air mac eilte;
As do laimh bu mhor m' earbsa,
Gur tric a mharbh thu le cheile iad,
Mo ruu geal og.

Bu tu poitear na dibhe,
'N am suidhe 's tigh osda,
Ge b'e dh'oladh 's tu phaidheadh,
Ge d' thuiteadh cach mu na bordaibh,
Bhi air mheisg cha 'n e b'fhiu leat,
A's cha d' ionnsuich thu og i,
'S cha d'iar thu riamh mutha,
Air chul do mhna posda,
Mo run geal og.

Bha mi greis ann am barrail,
Gu 'm bu mhairthean mo cheile,
'S gu 'n tigeadh tu dhathigh,
Le aidhir, 's le faoilteachd;
Ach tha 'n tam air dol thairis,
'S cha'n fhaic mi fear t-eugais,
'S gus an cuir iad mi 's talamh,
Cha dealaich do ghaol rium,
Mo run geal og.

Och! a's och! gur mi bochdag,
'S mi lan osnaich an comhnuidh,
Chaill mi duil ri thu thighinn,
Thuit mo chridhe gu dortadh,
Cha tog fiodhall, na clarsach,
Piob, na taileasg, na ceol mi,
Nis o chuir iad thu 'n tasgaidh,
Cha duisg caidridh dhaoin' og' mi,
Mo run geal og.

Gur mis' th' air mo sgaradh,
'S ge do chanam, cha bhreug e,
'S iomadh te bha na banntraich,
Nach d'fhuair samhladh de' m' cheile;
Fear do cheile, a's do thuigse,
Cha robh furas ri fhaotuinn,
'S cha do sheas 'n Cuilodair,
Fear do choltais bu treine,
Mo run geal og.

'S iomadh baintighearna phrisail,
Le 'n sioda 's le sroltaibh,
D' an robh mis' am chuis fharmaid,
Chionn 's gu 'n tairgeadh tu pog dhomh.
Ge do bhithinn co sealbhmhor,
'S gu 'm bu leam airgid Hanobhair,
Bheirinn cnac anns na h-aitheanta,
Na'n cumadh caeh uam do phogan,
Mo run geal og.

'S iomadh bean a tha bronach,
Eadar Troternis, 's Sleibhte,
Agus te tha na banntraich
Nach d'fhuair samhladh de m' cheile.
Bha mise lan solais,
Fhad 's bu bheo sinn le cheile;
Ach a nis o na d'fhalbh thu,
Cha chuis fharmaid' mi fein doibh,
Mo run geal og.



## COIR'-A-CHEATHAICH.

SE coir'-a-cheathaich nan aighean siubhlach,
An coire runach, a's urar fonn,
Gu lurach, miad-fheurach, min-geal, sughar,
Gach luisean fluar bu chubraidh leam;
Gu molach dubh-ghorm, torrach, luisreagach,
Corrach pluireanach, dlu-ghlan grinn;
Caoin ballach ditheanach, cannach misleanach,
Gleann a' mhilltich, is lionmhor manng.

Tha falluing, dhuinte, gu daingean, dubuilt,
A mhaireas uine, m' an ruisg i lom,
Do 'n fheur a's cul-fhinne dh'fhas na h-urach,
'S a bhar air lubadh le driuchda trom,
Mu choire guanach nan torran uaine,
Am beil luigh is luachair a suas ga cheann,
'S am fasach guanach ann cas a bhuanadh,
Na 'm b' aite cruaidh-e, 'm biodh tuath le 'n suim.

Tha truscan faolaidh air cruit an aonaich,
Chuir sult a's aoidh air gach taobh a d' chom,
Min-fheur chaorach is barra bhraonan,
'S gach lus a dh' fheudadh bhi 'n aodain thom.
M'an choir' is aoidheala tha r'a fhaotain,
A chunna daoine an taobh so 'n Fhraing;
Mur dean e caochladh, b'e 'n t-aithir saoghalt
Da ghillean ea-trom bhi daonan ann.

'S ann m'an ruadh ais'-righ dh'fhas na cuartagan,
Cluthar, cuaicheanach cuannar, ard,

A h-uile cluaineag 's am bar air luasgadh,
'S a ghaoth ga'n sguabadh a nun 's a nall;
Bun na cipe is bar a mhilltich,
A chuiseag dhireach, 's an fhiteag cham;
Muran brioghar, 's an grunnasg lionmhor,
M' an chuilidh dhiomhair, am bi na suinn.

Tha sliabh na lairig an raibh mac Bhaidi,
Na mhothar fasaich, 's 'na strachda trom;
Slios na ban-leachdain; cha 'n i is taire,
'S gur tric a dh' araich i 'n lan damh donn:
'S na h-aighean dara nach d' theid a 'n bha-thigh
A bhios le 'n alach gu h-ard nan grunn,
'S na laoigh gu h-uiseil a la sa dh'oidhche,
'S na h-uiread cruinn diubh air druim clachfion.

Do leachda chaoineil gu dearcach braoileagach,
Breac le feireagan 's cruinn dearg ceann;
An creamh na chaithrichibh, am bac nan staithrichean,
Stacan fraoidhneasach nach bu ghann:
Am bearnan-bride, 's a' pheighin rioghail,
'S an canach min geal, 's am mislean ann;
'S h-uile mir dheth, o'n bhun is isle
Gu h-ionad cirean na crich' is aird'.

'S riamhach cota na craige moire,
'S cha 'n 'eil am fo'lach a' d' choir san am,
Ach meunan coinich, o 's e bu nosaire,
Air a chotachadh os is thall:
Na lagain chonard am bun nan sroineag,
Am bi na sombraichean, 's neonain fann,
Gu bileach, feornaineach, milis, roineagach,
Molach, romach, gach seort' a th' ann.

Tha mala ghruamach do 'n bhiolar uaine,
M' an h-uile fuaran a' th' ann san fhonn;

Is doire shealbhag aig bun nan garbh-chlach,
'S an grinneal gainthich' gu meanbh-gheal pronn ;
'N a ghlugan plumbach air ghoil gun aon teas,
Ach coilich buirn tigh'n a grund eas lom,
Gach struthan uasal 'na chuailean cul ghorm,
A' ruidh na sputa, 's na luba steoll.

Tha braddan tarra-gheal sa choire gharalaich,
Tha tighin o'n fhairge bu ghaileach tonn,
Le luinneis mheanmnach a' ceapa' mhean'-chuileag,
Gu neo-chearbach le cham-ghob crom :
Air bhuinne borb, 'us e leum gu foirmeil,
'Na eididh cholgail bu ghorm-ghlas druim,
Le shoilsean airgid, gu h-iteach mean'-bhreac,
Gu lannach, dearg-bhallach, earr-gheal sliom.

'S e coir'-a-cheathaich an t-aithir priseil,
'S an t-aite rioghail mu 'm biodht' a sealg,
Is biodh feidh air ghiulan le lamhach fudair,
A' cur luaidhe dhu'-ghorm gu dluth na 'n calg :
An gunna gleusda, s' an cuilean ea-trom,
Gu fuileach, feumanach, treubhach, garg,
A ruidh gu siubhlach, a' gearradh shurdag,
'S a dol g'a dhulan re cursan dearg.

Gheibhte daonnan mu d' ghlacaibh faoine,
Na h-aighean maola ; na laoigh, 's na mainng,
Sud bu mhiann leinn am madain ghrianaich,
Bhi dol g' an iarraidh, 's a' fiadhach bheann,
Ge do thigeadh sianntain oirnn' uisg' is dile,
Bha seol g' ar didean mu 'n chrich san am,
An creagan iosal am bun na frithe,
'S an leaba dhiona', 's mi m' shineadh ann.

Sa' mhadain chiun-ghil, ann am dhamh dusgadh,
Aig bun na stuice b' e 'n sugradh leam ;

A' chearc le sgiucan a' gabhail tuchain,
'S an coileach cuirteil a durdail crom:
An dreathan surdeil, 's a riobhaid chiul aige,
A' cuir nan smuid deth gu luthar binn,
An druid 's am bru-dhearg, le moran unaich,
Ri ceilear shunntach bu shiubhlaich rann.

Bha eoin an t-sleibhe 'n an ealtain ghle-ghloin,
A' gabhail bheusan air gheig sa' choill,
An uiseag cheutach, 's a luinneag fein aice,
Feadan speiseil gu reidh a seinn:
A chuag 'sa smeorach am bar an ogain,
A gabhail orain gu ceolmhor binn:
'N uair ghoir an cuanal gu loinneil guanach,
'S e 's gloin' a chualas am fuaim sa' ghleann.

'N uair thig iad comhluath na bheil a' d' choirse
Do na h-uile seorta bu choir bhi ann;
Damh na croice air srath na mointich,
'S e gabhail cronain le dreocam ard:
A' dol san fheatha gu bras le h-aoibhneas,
A' mire-leumnaich re eildeig dhuinn,
B'i sin an ribhinn a dh'fhas gu milleanta,
Foinnimh, finailte, direach, seanng.

Tha mhaoisleach chul-bhui air feadh na dusluing,
Aig bun nam fiuran 'g an rusga' lom,
'S am boc gu h-utluidh re leaba chuirteil,
'S e 'ga burach' le rutan crom;
'S am minnein riathach bu luime cliathaich,
Le chuinnean fiadhta, a's fiadhaich ceann,
'Na chodal guamach ann lagan uaigneach,
Fuidh bhar na luachrach 'na chuartaig chruinn.

Is lionmhor cruasachd a bha m'an cuairt duit,
Ri am am buanadh bu luaineach clann;

Ri tional guamach, gu fearrail, suairce,
'S a' roinn gu h-uasal na fhuair iad ann:
Ceir-bheach 'na cnuacaibh, 's an nead 'na chuairtaig,
'S a mhil 'ga buannachd air cruaidh an tuim,
Aig seillein riadhacha, breaca, srianach,
Le 'n cronan cianail a's fiadhta srann.

Bha cus r'a fhaotuinn do chnomhan caoine,
'S cha b' iad na caochagan ea-trom gann
Ach bagailt, mhaola, bu taine plaoisg,
A' toirt brigh a laoghan na mao-shlait fann.
Srath nan caochan 'na dhosaibh caorain,
'S na phreasaibh caola, lan chraobh is mheang,
Na gallain ura, 's na faillein dhlutha,
'S am barrach duinte mu chul nan crann.

Gach aite tiomchiol na 'm fasach iom-lan
Mam is fion-ghleann, 's an tuilm 'ga choir;
Meall-tional laimh ris, gu mollach, tlathail
B'e chulaidh dh'arach an alaich oig,
Na daimh 's na h-eildean am madain cheitein.
Gu moch ag eirigh air reidhloin feoir,
Greidhein dhearg dhiubh air taobh gach leargain,
Mu 'n choire gharalaich, dha 'n ainm an Ceo.



*ORAN do Lachlann og Mac Ionmhuinn, leis an Aigeannuich Nighean Donuill Ghuirm.*

GU 'n d' thug mi 'n ionnsuidh bhearraideach,
Mur do mhill thu m' aithne mi,
Cha b' e t-fhuath thug thairis mi
Ach t-aithris air bhith falbh;
Cha b' e t-fhuath, &c.

Ma chaidh thu nunn thair linntichin,
O gu ma slan a chi mi thu,
Fhir chuil dualaich shniomhainich
'S ann leat bu mhian bhith mor;
  Fhir chuil, &c.

Bu mhiann leat bata dionach
'S i gu cumaidhte, fuaighte, finealta,
A rachadh suas 's nach dibreadh,
'Us a chiosuichadh muir mhor.
  A rachadh, &c.

Le d' sciopa threibhich fhurachail
Bu ro mhaith feim 'n s' na ruinigin,
A ghleitheadh air bharr tuinnibh i,
Cheart ain-deoin cuir 'us ceo.
  A ghleitheadh, &c.

Gu 'n inneinn cuid do tabhaistin,
'N am dol air tir am Baghan duit,
Bhiodh fion 'us branndi laidir
Ag cuir blas air ghillibh og.
  Bhiodh fion, &c.

Gu 'm faighte cuirm gun easbhuidh
A 's tigh mhor nach foghnadh beagan doibh,
Bhiodh ol 'us ceol nam feadan
Ag coi-fhreagradh mu do bhord.
  Bhiodh ol, &c.

Bu dual duit sud o d' shinnsireachd,
'N am suidheadh gu do dhinneir dhuit,
Bhiodh clairseirin, bhiodh piobairin,
Bhiodh fileirin re ceol.
  Bhiodh clairseirin, &c.

Gur maith thig leine 'n anart dhuit,
Thig triubhais chaol ro channach dhuit,
Brog bhileach dhubh ga teannachadh,
Mu 'n traigh nach gearain leon.
Brog bhileach, &c.

Thig cota 'n eadach spaineach dhuit
Theid girtea 's crun a phaidheadh air,
Ó cha 'n 'eil cron r'a airimh ort,
Ach aillealachd do neoil.
O cha 'n 'eil, &c.

Gu 'n tig na h-airm gu h-innealta,
Air eile an crios iomachair;
Lann thanna, gheur, ghorm, ghuineach,
Is i fulangach ni 's leor.
Lann thannadh, &c.

'N lann ris an caint an tri-chlaiseach,
I ur 'us sar cheann Ileach innt',
Fuidh 'n ghualain thiugh nach dibreadh i,
'S dileas sios gu d' dhorn,
Fuidh 'n ghualadh, &c.

Airm eile gu 'm bu mhiannach leat,
Bhiodh dag air ghleus sniomhain ort,
Scian chaol d' an t-seorsa liomharra,
Fior innleachdach o'n ord.
Scian chaol, &c.

Gur maith thig adharc bhall-bhreac dhuit,
Streang shiod' 'us stapuil airgid innt',
Gunn' caol air ghleus neo-chearbach,
Leis an deant' an earb a leon.
Gunn' caol, &c.

Ge b' e chasadh ea-coir ort
'S tu ann san airm 's an eideadh ud,
Gur barail leam gu 'm feimeadh e,
Bhith tigh'n ad reir da dheoin.
Gur barail, &c.

Gur sealgair Geoidh is Cathain thu,
Roin mhaoil re taobh na mara thu,
Theid miol-choin ann an tabhann leat,
'S biaidh abhaic air an lorg.
Theid miol-choin, &c.

'S beag iongnadh thu bhi ailleasach,
Gur rioghail am Mac Gaidheil thu,
'S a liuthad teaglach stateil
'M bi do shlaint aca ga h-ol.
'S a liuthad, &c.

'S beag iongnadh sud a thachairt duit,
'S tu dearbh mhac ur na macanan,
'S tu 'n leomhan treabhach tartarach,
Ceud oighre Lachluinn oig.
'S tu 'n leomhan, &c.

Bioidh chlann sin mhic mhic Alastair,
O Chnoideart 's o Ghleann-garadh leat,
An aon Triath neart' gach caraid leis,
Am maith sibh a bhi beo.
An aon, &c.

Biaidh mac mhic Ailein Armailtich,
Is uachdaran Chlann Chamroin leat,
Ag sior dhol suas an ainmealachd,
Le 'n aignidh mainmhach mor.
Ag sior dhol, &c.

Biodh oighre Chaisteil-tirim leat,
Gur faighneachdail luchd cinnidh air,
O ghrunt na fola mireadh,
Bhiodh ag im'eachd feadh do phor.
O ghrunt, &c.

Tha ghaoth an iar co caithreimeach,
'S gun chum i 'n raoir am chaithris mi,
Ag smuaintin air na fearabh sin,
'S mo mhile beannachd leo.
Ag smuainteach, &c.

Cha 'n 'eil mi fein gun churam orm,
Mu 'n dh'fhalbh air a chuan Mhuideardach,
Ach thus a Righ bhith d' stiureadoir,
Air chul nam fearabh og.
Ach thus, &c.

*Molladh an Leoghuinn, air fonn Cabar Feigh, le Alastair Domhnullach Mac Mhaighstair Alastair.*

FAILTE an leoghuinn chreuchdaich,
I 's eagsamhail spracalachd,
'N uair dheireadh do chinn-fheadhna,
Ba mheaghrach am bratachin,
'N uair chruinneachadh gach dream dhiu,
Gu ceannsgalach tartarach,
Bhiodh pronnadh agus calltach,
Air naimhdin a thachradh ribh,
Iad gu oirdheirc air bhar cor-a-gleus,
Teinnteach foir-dheirg lasrachail,

'S ard an stoirm air mhire conbhaidh,
'S loinn na'n dorn re spealtaireachd,
Le 'n geur cholg re strachdadh bholg,
A' gearradh cheann a's chorpunnan,
Cha sluagh gun chruaigh gun cheannsgal,
Le 'n lann bheireadh fosadh orra,

Duisg a leoghuinn eachdaich,
'S dean eiridh gu fathramach,
Air brat ball-dhearg breid-gheal,
'S fraoch sleibhte mar bharan air,
Tog suas do cheann gu h-eatrom,
'S na speurabh gu caithriseach,
'S theid mi fhin choi-gheire,
'S a dh'-fheudas mi ad arabhaig,
Togam suas do mholadh priosail,
'S do cheann rioghail farasta,
Cha'n 'eil ceann na corp san rioghachd,
Ann cruaidh ghniomh thug barachd ort,
An ceann cruadalach ard sgiomhach,
Maiseach fir-dheas arranta,
'S tric thug sgairt re h-uchd an fhuathais,
Re h-am luchd t-fhuatha taruinn riut.

Co b' urrainn tair no diobleachd,
Gu dilin a bharalachadh,
No shamhlaicheadh riut mi-chliu'
A riogh na'n ceann barasach,
A chreatair ghasta riomhaich,
'S garg fir-dheas do tharuinn-se,
Air bhrat glan do'n t-shioda,
Re minn chrann caol gallanach,
E re plapraich re crann brataich,
A' stalcadh chas gu h-eangara,

'S comhlain ghasda lan do ghaisge,
Teanailt bras gu leanailt ris,
Fearg gu casgairt na'n gnuis dhaite,
Fraoch a's fras gu fearachas,
Bhiodh sgrios a's lannadh sios,
Air luchd mio-ruin a bheannadh riut.

Cha robh gorta gleois,
Air an t-sheorsa o'n ghineadh thu,
An dream rathoil mhorchuiseach,
Chomhruagaich iomartach,
Bu ghunnach dagach, or-sgiathach,
Goirseidach nimheil iad,
Bu domhain farsuinn creachdach,
Cneidh eachdach n' am firineach,
Iad gu surdoil losgadh fudar,
Toit a's smuid o lasraichin,
Na fir ur gheala luthor,
A ghearradh smuis a's aisnichin,
Lannan dubh ghorm, gheura, chul-tiugh,
'N glaic na fiuran aigeantach,
A' sgolltadh chorpabh sios gu'n rumpaill,
Surd le sunnt air strachdaireachd.

'S foinnidh fearail laidair,
Cuanda daicheil cinneadail,
Sliochd na'n collaidh lamh dhearg,
'S iad lan do dh'ard spiorad annt',
Choi-dian re lasair chra dheirg,
'S gaoth mhairt a' cuir spionadh innt'
Gun mheang gun mheirg gun fhailinn,
'N ar caileachd ge d' shirir siobh,
Na fir chogach theid 's na trodabh,
Nach biodh roi' lotabh gioragach,

Nach iarr prosnadh re h-am cosgraidh,
A phronnadh chorp a's mhinichin,
A, sgathadh cheann a's lamh a's chos diubh,
Ann 's an toit re mire chath,
Na fir bheura threun-fheardha,
Gheur armach fhineadail.

An cinneadh maiseach treubhach,
Na 'n reth chuilbheir achdfhuinach,
Nach diultadh dhol air ghleus,
Re h-am feuma gu grad mharbhadh,
Madaidh is uird ghleusta,
Gu beumadh nan stradagan,
A conas dearg re cheile,
A' cur eibhlin gu lasraichin,
Frasan dealanach dearg pheileir,
Teachd o'r teine tartarach,
A spadadh pronnadh 's a leadairt,
Na'n corp ceigeach casagach,
Lannun dubh-ghorm dol gu'n dublan,
A' gearradh smuis a's aisnichin,
Aig na treunabh cruaigh-bheimneach,
'S luath bhualadh speachanan.

Clann Domhnuill tha mi 'g ratha,
'N sar chinneadh urramach,
'S tric a fhuair 's na blaraibh,
Air namhaid buaigh-iumanach,
Iad fearadha tapaidh dana,
Co lan do nimh ghuinidich,
Ri nathraichin an t sleibhe,
Le 'n geur lannabh fullangach,
Iad gu sitheach gleusda cos-luath,
Runach bos-luath, fulasgach,

Cruas na craige luas na draige,
  Chluinnte fead am builliunnan,
Na fir dhana, luthor, narach,
  Fhoinnidh, laidir urronta,
Chomh-gharg re tuil-mhaoim sleibhe,
  Na faloisg gheur na munainnin.

A charraig dhainnean dhileast,
  Nach diobair gun acarachd,
Gluais suas gu spoirseil rioghail,
  Roi' ad mhillinibh gaisgeante,
'S iod mire gheal na cruadhach,
  Gun truailleadh gun ghaiseadh iad,
'S bocain a chuir ruag iad,
  Bheir buaidh le 'n sluagh bras-bhuilleach,
'S ioma fleasgach culbhui' doid-gheal,
  Is garbh dorn a's slinneinin,
A dh'eiris leat ann tus na comh-stridh,
  A ni comhrag min-bhuaillteach,
Iad gu bonn-mhall, bas-luath, crodha,
  Saitheach, stroiceach, iomartach,
A dol a sios ann am na teagbhail,
  'S leoghunn beic air mhire achd'.

A leoghuinn bheicich ghruamaich,
  Bheil cruadal air tuineachadh,
Is tric a dhearbh an cruaigh chuis,
  'S na buan ruagabh cumasgach,
'N uair a spailpte suas thu,
  Le d' bhuaigh ri crann fulannach,
Chite conadh ruaimleach,
  Ann gruaidhibh a h-uile fir,
'S dainniun, seasmhach reng do fhleusgaich,
  'N uair bhiodh deise tarruin orra,

Cha toir eagal namhaid eag annt',
  'S iad mar chreag nach cairicheadh,
'S glan am preas iad chaoidh cha teich iad,
  'S fiodh nach peasg do'n darach iad,
'S tric fhuair sibh air ar namhaid,
  'S na blarabh buaigh chaithreamach.

Na 'n tigeadh ortsa foirneart,
  Ga d' leoin o chrich ain-eolaich,
Coigrich le run dobheairt,
  Ga d' choir tho'irt a dhain-deoin diot,
'S iomadh lann cheann Ileach,
  'S lainn liobha 'm beairt dhain-deoin ann,
Thairneadh suas re d' shiota,
  Dheth t-fhior-fhuil d' ad tanagladh,
Fuirbin chomasach nach cromadh,
  Roi' fhrois tholladh phearsannan,
'Nach biodh somalt' dhol air cholluin,
  'N am bhiodh sonnadh chlaiginnin,
Crunluath lomara ga phronnadh,
  Air piob loinnich thartaraich,
A chuireadh anam ann sna marbhadh,
  Dhol gu fear-ghleus gaisge leo.

Stochd Chlanndomhnuil dh' eireadh,
  Le 'n geugabh sa meanganan,
B' i sid a-choille cheatach,
  A b' eagsamhail 's bu cheannardaich,
'N uair thairneadh iad re cheile,
  Gach treabh dhiu' gach fearachail,
'S mairg a spioladh feasag,
  Na *Leo* da ghreannachadh,
Bhiodh cinn a's duirn da sgatha dhiu' san,
  Ann an dusail lannaireachd,

Fuil re feur-iomachd 's re struladh,
  Feadh na'n lub 's na'n camhanan,
Bhiodh lannan lotach dubh-ghorm,
  Cuir smuidrich do cheannabh ghall,
'S caoidhran cruaigh a's ranaich,
  S' an fharaich gu gearanach.

C' ait a bheil san rioghachd,
  Ann fear-ghniomh thug barachd oirbh,
Na bhrosnaicheadh chum strith sibh,
  A mhilinin bearaideach,
Na tuirin sgairteil phriosoil,
  Do 'n fhior-chruaidh nach fanneachadh,
Da 'm b' abhaist a bhith dilis,
  'S nach diobradh na ghealladh iad,
Gadhar chatha theid mar shaighid,
  Sios le 'n claidheamh dealanach,
Nach to'ir athadh gun dad athais,
  Gus an sgath iad beallaich rompa,
Cuirp da 'n sgathadh 's cruaidh da crathadh,
  'S orra pathadh falanach,
Cluinntir fead ar claidhirr,
  Truagh ghair agus langanaich.

Tha iomadh mile an Alba,
  Do gharbh fhearibh fulasgach,
Shliochd Ghaidhil ghlais 'us Scota,
  Thig deonach mar cularibh,
Gun tig iad le run cruadail,
  'S gu 'm fuaigh iad gu bunailteach,
Re teanchair ghairg an leoghainn,
  'S re spogabh dearg fuileachdach,
Togaibh libh gun airc gun easbaidh,
  Trom fheachd seasmhach cunnbhalach,

Do laochraidh dheasa shunntach threisail,
Theid neo-leisg 's an iomairt-sgleo,
Cha 'n fhachdas riabh na suinn an geilltibh,
Dol ann teas na'n cumasgan,
Teichidh iad o'r stroicibh,
'S o'r sroilibh breac duilleogach.

## ORAN DO AN GAIRIR, AM BREAÇAN UALACH.

Air fonn, *Hei an Clo dubh, ho an clo dubh,*
*Hei an clo-dubh, b'fhear an Breachdan.*

B' Fhear lium breachdan uallach,
Ma m' ghuaillibh 's a chuir fa m' achlais,
Na ga do gheibhinn cota,
Do 'n chlo is fhearr thig a Sasgun.

Mo laochan fein an t-eididh,
A dh' fheumadh an crios d' a ghlacadh,
Cuaichenachadh eilidh,
Deis eiridh gu dol air astar.

Theilidh chruinn na'n cuaichan,
Gur buaghail an t-earradh gaisgaich;
Shiubhlainn leat na fuarain,
Feadh fhuairbheann; 's bu ghasd air faich thu.

Fior chulaidh an t-soigh'd-fhir,
'S neamh-ghloiceil ri uchd na caismeachd;
'S ciatoch 's an *adbhans* thu,
Fuidh shrantraich na 'm piob 's na 'm brattach.

Cha mhios ann 's an dol fios thu,
'Nuair scriobar a duille claisich;
Fior earradh na ruaige,
Gu luas a chuir anns na casamh!

Bu mhaith gu sealg an fheigh thu,
'N am eiridh do 'n ghrein air creachunn;
'S dh'fhalbhainn leat gu lodhar,
Diadomhnaich a dol do 'n chlachan.

Laighinn leat gu ciorboil,
'S mar earbaig gu 'm briosgainn grad leat,
Na b' ullamh air m' armachd,
Na deargahach 's musgaid ghlagach.

'N am coilich a bhi durdan,
Air stucan am 'maidin dhealta,
Bu ghasta t-fheim sa chuis sin,
Seach mutan do thrustar casaig.

Shiubhlainn leat do phosadh,
'S bhar feornein cha fhroisinn dealta;
B' i sid an t-shuanach bhoidheach,
An oig-bhean bu mhor a tlachd dh' i.

B' aigiontach 's an choill thu,
D' a m' choireadh le d' bhlas 's le t-fhasgatn,
Bho chathudh, is bho chrion-chur,
Gu 'n diona tu me ri frasachd.

Air uachdar gur a sgiomhach,
A laigheadh a sgiath air a breachdadh;
'S claidheamh air chrios ciotach,
Air fhiaradh osciunn do phleatibh.

'S deas a thigeadh cuilbheir,
Gu suilibhiorra leat fa 'n asgcuill;
'S a dh' ain-deoin uisg' is urchaid,
Na tuilbheim gu 'm biodh air fasgath.

Bu mhaith anns an oich' thu;
Mo loinn thu mar aodach-leapa;
B' fhearr lium na 'm brat lin thu;
Is priosaile mhin tha 'n Glascho.

'S bagonta grinn boidheach,
Air banais is air mod am breachdan;
Suas an fheileadh-sguaibe,
'S dealg ghuailainn ag cuir air fasdaidh.

Bu mhath an la 's an oich' thu,
Bha loinn ort am beinn 's an cladach,
Bu mhaith am feachd 's a sioth thu:
Cha Righ a fear a chuir as duit.

Shaoil leis gu 'n do mhaolaich so,
Faobhar n' an Gaidheal tapuidh;
Ach 's ann a chuir e geir orr',
Na 's beurra na deud na h-ealltainn.

Dh' fhag e iad lan mio-ruin,
Cho ciocrasach ri coin acrach;
Cha chaisg deoch an iotadh,
Ge b' fhion e, ach fior fhuil Shagsun.

Ge d' spion sibh an criodh asainn,
'S ar brollaichion fios a shrachdadh,
Cha toir sibh asain T———,
Gu brach gus an teid ar tachdadh.

R' ar 'n anam' tha e fuaighte,
Teann, luaighte cho cruaigh ri glasan ;
'S uainn cha' n fhaodar fhuasgladh,
Gu 'm buainir a fear ad asainn.

Cleas na mna-siubhla,
Gheibh tuillin ma 'm beir i a h-asaid :
An ionad a bhi dium ris,
Gu 'n dubail da fear a lasan.

Ga d' chuir sibh oirne buarach,
Thiugh, luaighte, gu 'r falbh a bhachdadh,
Ruithidh sinn cho-luaith',
'S na 's buaine na feigh a ghlaisraich.

Tha sinn s' an t-seann-nador,
A bha sinn roimh am an achda ;
Am pearsanna s' an intinn,
'S 'n ar rioghalachd cha teid lagadh.

'S i 'n fhuil bha 'n cuisl' ar sins'ridh,
'S an insgin a bha n' an aigneadh,
A dh' fhag dhuinne mar dhilib,
Bhi rioghail.—O sin ar paidir !

Mallachd air gach seorsa,
Nach deonaicheadh fos falbh leatsa,
Cia dhiu bhiodh aca comhdach,
Na comhruist, lom gu 'n craicinn.

Mo chion an t-og fearragha,
Thar fairge chaidh uainn air astar ;
Duthrachd bla do dhucha,
'S an uirni gu 'n lean do phearsa.

'S gu d' fhuair sibh lamh-an-uachdar,
Aon uair oirn' le seorsa tappaig,
An donus blar ri bheosan,
Ni feoladair tuilleadh tappaidh.



*ORAN le Silis ni Mhic Raonuill Bain-Tighearna Bhail-Dornui, air Bas a fir.*

'S I so bliadhna' 's fhad a chlaoidh mi,
Gun cheol gun aidhir gun fhaoilteas,
Mi mar bhat air traidh air scaoileadh,
Gun stiuir, gun seol, gun ramh, gun taoman.
*O 's coma' leam fhein na co dhiubh sin,*
*Mire, na aidhir, na sugradh,*
*'N diu' bho theann mi r'a chunntadh,*
*'S e ceann na bliadhna' thug riadh dhiom dubailt.*

'S i so bliadhna' a chaisg air m' ailleas,
Chuir mi fear mo thighe 'n caradh,
'N ciste chaoil 's na saoir 'ga sabhadh;
O! 's mis' tha faoin 's mo dhaoin' air m' fhagail.
*O 's coma &c.*

Chaill mi sin 's mo chuilein gradhach,
Bha gu foinnidh, bha gu aillidh,
Bha gun bheum, gun leim, gun ardan;
Bha guth do bheil mar theud na clairsich.

Ma 's beag leam sud fhuair mi barr air
Ceann mo stuic is pruip na 'n cairdin,

A leag na ceuid le bheum sna blaraibh,
Ga chuir foi 'n fhoid le ol na graisge.

Ceud nan creachan a thug uainn thu
Thug do dh' Inbhirneis air chuairt thu,
Dh' ol an fhion a las do ghruaidhin
'S a dh'fhag thu d' chorp gun lot gun luaidh'.

'S mor a tha gun fhios do d' chairdibh
San tir mhoir tha nunn o 'n t saile,
Thu bhith aig na Gaill ga d' charamh
'S do dhuthaich fein ga mort' le naimhdibh.

Bu tu an Curaidh fuilteach, buailteach,
Ceannsgalach, borb, laidir, uasal,
Na 'm b' ann am blar na 'n spairn a bhuailt thu,
Gu 'm biodh do chairdin ag tair-leim suas orr'.

Curaidh gasta, crodha, feimeil,
Tionnsgalach, garg, beodha, euchdach;
'N Coille-chriothnuich 's la an t sleibhe,
Bu luath do lann 's bu teann do bheuman.

Mo chreach long nan leoghan garga,
Na 'm bratuiche sroil 's na'n dath dearga,
Gur tric an t-eug gu geur ag sealg oir'bh
Leigeil bhur crainn siuil gu fairge.

'Nise bho na dh'fhalbh na braithrin
'S nach bheil ach Uilleam dhuibh a lathair,
A Righ mhoir, (ma 's deonach) dail da,
Gus an deang an t-oighre 'n t-aite.

Ach a Righ mhoir tog s' an aird iad,
Mar chraobh iulair mheulair mheaghair,

Mar ghallan ur nach lub droch aimsir,
Mar phreasa fionn' as lionmhor leanmhuinn.

O 's e so deireadh 'n t-saoghail bhruidhnich
Aird-Righ, dean sinn orsta cuimhneach:
An deidh an latha thig an oidhche
'S thig an t-eug air chaochladh staidhle.

## ORAN DO CHEILIDH.

Air fonn, *Phegie mhin mheal-shuileach, &c.*

THA mulad mor ga m' sharach,
Nach faigh mi dol do 'n airidh,
'S cha 'n fhaod mi bhi ga raite,
Air eagal cach ga leubhadh.

LUINNEAG.

*Mo chailin ghrinn, mheall-shuileach, dhuth,*
*'S toigh leam fhein cruinneag a chruigh,*
*Chailin ghrinn, mheall-shuileach,*
*Air m' fhalluinn thug mi speis dhuit.*

Cha 'n e nach bu mhianach leam
Gach oidhche luidhe sinnte riut,
Ach m' inntin a bhi 'g innse dhamh,
Nach striochdadh tu san ea-coir,
*Mo chailin ghrinn, &c.*

Tha nise bliadhna a's corr,
O 'n dhuraichdinn do phosadh,
'S tha 'n gaol a thug mi 'n tos dhuit
An diu co-beo san ceud la.

'N am biodh mo chruinneag deoineach,
Cha chumadh Cleir, no stol mi,
Ach dh' fhalbhain leat a m' eolas
A phosadh do Dhun-eidin.

Thugas gaol ro-og dhuit,
Nach treig mi fhad 's is beo mi,
An duil re t-fhaighinn posda
Le toil 'us deoin na Cleire.

Tha gruaiman air mo chairdibh,
Gu 'n d' thugas gaol th'air chach dhuit,
Ach c'uim an deanain t-aicheadh
'S gu 'n d' thug thu gradh da reir sud.

Dh'innsin dhuibh a h-aoigeas,
A gruaidh cho-dearg ri caoran,
'S a da shuil mheallach, chaogach,
Fuidh mhala chaoil na h-euchdaig.

A braghad dealrach, riomhach,
Mun ailte thig an sioda,
'S a broillach corrach chiochain,
Is gile fiamh na 'n eiteag.

Do phog air bhlas nam figeis,
Bho d' bheul dh' fhas meachair siobhalt',
'S e mhoid sa fhuair mi d' bhriodal,
A ghoid an criodh' a m' chreabhaig.

Cha 'n e moid do phorsan,
A dh'fhag mo chion cho-mor ort;
Na 'm faighin thu re phosadh,
Cha stor a bha mo dheidh air.

Caimbeulaich do sheorsa
An cinneadh rioghal, mor-chuiseach,
Thogadh piob, 'us sroiltean,
'Us air an toir nach geileadh.

'N uair ghluaiseadh tu le d' shoithichibh,
Do 'n bhuailidh ann san fhoghar,
Biodh 'n t-al a teachd nan graidhinn,
Air do dheighaidh ann sa gheimrich.

---

## ORAN.

*Air fonn, Choille-chragaidh.*

THA deagh shoisgeul feadh na 'n garbh-chrioch,
Surd air armabh comhraig;
Uird ri dararich deannamh thairgaid'
Na 'n dual ball-chruinn boidheach;
Chaidh na seargabh le cam earraghloir,
Sluaigh fior chealgach S———,
O 's sgeula dearbhta thig thar fairge,
Neart ro gharbh d'ar foirin.

Thig thar lear le gaoith an ear oir'n,
Toradh deal ar dochuis,
Le mhilte fear, 's le armaibh geal,
P——— ullamh, mear, 's e do-chaisgt;
Mac R——— S———, T——— S———;
Oidhre a c——— th' air fogradh;
Gu 'n dean gach Breattanach lan umhlachd,
Air a ghlun da mhorachd.

Ni na Gaidheil bheodha, ghasda,
Eiridh brais le srolamh;
Iad na'n ceudabh uim' ag iathadh,
'S coltas dian chuir gleois orr':
Gun fhiobh 's iad fiata, claidheach, sgiathach,
Gunnach, riaslach, stroichdeach,
Mar chonofadh leoghanabh fiadhuich,
'S acras dian gu feoil orra.

Deanamh ullamh chum ar turuis,
'S bitheabh guineach, deonach;
So an cumasg, am bi na buillean,
An deantar fuil a dhortadh:
Och a dhuin' is lionmhor curaidh,
Is fior sturroil coimhstri,
A leigir far eile mar chuillein,
Dh' fhaotuinn fuil air S——— !

'S iomadh neach a theid air ghaisgidh
Tha fior lag na dhochus,
Gus a nochdar *standard* brat-dhearg,
An R——— chearts' tha oirne,
Ge do bhiodh e na fhior-ghealtair,
Gur cruaigh rag gu bhroig e,
Ceart chomh-gairge ris an lasair
A losgadh fasbhuain corna.

Mhoir is sgairteil, foirmeil, baggont,
Gaidheil ghasta, chrodha;
Gach aon bhrattach sios do 'n bhaiteal
Le 'n gruaigh laisde rois-dearg;
Iad gun fhiamh, gun fheall, gun ghaisidh;
Rioghail, bheachd-bhorb, proiseoil;
Gu neamh-lapach ri rinn gaisgidh,
Spainnich ghlas nan dornamh.

'S binn linn plapraich na 'm breid brattach,
Stranntraich bras ri mor ghaoith,
An glachdamh gaisgeich na 'n ceim staideoil,
Is stuirteil, scairteil, *moision*;
'S lann-ghorm-sgaiteach, do shar-shlachdan
Geur gu srachdadh shron' aige,
Air bac cruachain an fhir-bhrattaich,
Gu cuir tais air fogradh.

'S furbi tailceont, 's cumpa pearsa
Treun laoch spracoil, doid-gheal;
Piob d'a spalpadh, suas na achlais,
Mhosglas lasan gleois duinn:
Caismeachd bhras bhinn, bhroddadh aigneadh,
Gu dian chasguirt sloigh leis;
Chuireadh torman a phort baisgeoil,
Spioraid bhras n'ar poramh.

Bitheadh sunntach, luthor, beumach,
Sgriosach, geur gu feolach,
'S biodh *Mars* creuchdach, cogach, reubach,
Anns 'n speir d'ar seoladh:
Soirbhichidh gach ni gu leir libh,
Ach sibh fein bhi deonach:
Marsailibh gun dail, gun eislein,
Luthor, eatrom, ceolar.

Marsailibh, gun fheall, gun airsteal,
Gach aon bhrattach bhoidheaeh;
Cuidtachd shuaicheonta na'm breachdan,
'S math gu casg na torachd;
'N uair a ruisgis sibh na claisich
Biodh smuis bhreac feadh feoir libh;
Gaorr, is inchinnean na'n spaddul,
'S na'n liath-shad feadh mhointich.

Sliochdraich, slachdraich, na'n cruaigh shlachdan,
Freagradh bas-ghaor shiunnsar;
'N uair a theid an ruaig gun stad libh
Gur a fad a chluinntir,
Feidrich bhuillin, scoltadh mhullach,
Sios gu bunn nan rumpuill;
Ruaig orr' uile mar mhoim tuile;
Chuidh cha 'n urr' iad tiunntadh.

'S iomadh fear a dh' oladh lionta,
Slainte an R——— 's tha oirne,
Spealgadh ghlainichion ag griosaich,
'S e cur binn air S———;
Ach 's onaraich anois an gniomh,
Na cuig-ceud mile bola;
'S fearr aon sioll a dh'fhuil s' an fhri,
Na galoin fhion air bhordibh.

Dearbhaidh beachdi sibh bhi ceart d'a,
Eiridh grad le'r sloghamh;
Gun ar mnathain, clann, na beartais,
Chuir stad-feachd n' ar dochus;
Ach gluasad inntineach, luath, cinnteach,
Rioghail, liont', a mhor-chuis:
Mar an raineach a dol sios duibh,
Sgriosadh dian luchd cleochdan.

Ar ceathairne ghruamach, niomhoil,
Lan do mhire cruadail;
'S misg dhearg chatha, gu barr rath orr',
'S craobh dhearg dhath nan gruaighibh;
Iad gun athadh sios le 'n claidhin
Ri sior sgathadh chruachdan:
Lotar dearganaich le 'r gaithin,
'S le 'r sior chrathadh cruaghach.

'S beagan sluaigh, a's tric thug buaigh,
An iomairt chruaigh a chomhraig:
Deanamid gluasad gun dad uabhuinn,
'S na biodh fuathas oirne:
Doirtidh uaislin an taobh-tuath,
Mac-shiom na ruag, 's Diuc-Gordan,
Le marc-shluagh a's nuarrai gruaim;
'S ruaim aimhi fhuar na 'm poramh.



*ORAN da Mhac Shimidh, air dha Sealbh fhaotuin ann an Oighreachd a shinnsreadh, le Lachlain Mac Shuine.*

CHUALAS naigheachd a chianabh,
Chuir mo shiorachd gu sugradh,
Chuir i m' inntin gu beadradh,
'S chuir i m' eagal air dhiu-chuimhn';
Chuir i neart anns gach ball diom,
'S dfhag i laidir as ur mi,
'S chuir i spiorad na m' chailachd,
Leis an damhsuin an t-urlar.

Is fath solais da riribh,
Is ordugh Righ mu na chainnt ud,
Gu 'm beil do chorichibh scriobhte,
Dhain-deoin mi-ruin do naimhdibh;
A dheagh Fhrisailich ghasta,
Bhual thu speach ann sa'n ainreit';
Thug thu choir as an ea-coir,
Is dfhag thu aoibhin do chairdin.

'S tric a dh'ol mi do shlainte,
Gun fhailin, gun dim-chuimhn,

'S bhualain dorn air do namhad,
A chuireadh bearn ann na fhiaclaibh:
Lion an tomhas is pailte,
'Us greas seachad an iochd-shlaint',
Suid deoch-slainte Mhic Shimidh,
'S mi lan innich gu dioladh.

Bha gach car dheith do ghiulan,
A toiltin cliu bho t-aois oige,
Ga d' bha Cuibhle an Fhortain,
Tachdan crosta na's leoir dhuit':
An uair a dheirich an rioghachd;
Ann sa 'n ainsramaid ghorach,
Bu neo-lapach am planntus,
Ri scapadh campachadh Dheorsa.

Ach bha Dia ga do sheoladh,
Dhain-deoin borum luchd magaidh;
Is og a thoisich thu 'n cruadal,
'Us b' ann dheth d' dhual'chas do thapadh;
Thog thu reisamaid dhubailt',
Bu phailt' cliu s'an dluth shadadh,
Balla praisich na h-armailt',
'N uair dhuisgeadh farabhas na sappaid.

An uair a dfhag sibh an rioghachd,
Bha nar firin ri chomhdach,
Cha bu mhagadh an surd,
A scap ar cliu sa 'n Roin-Eorp',
A dhain-deoin marra agus naimhdibh,
Cha bu mhall sibh 's gach conadh,
'S dhairich ardain na Frainge,
An uair a theanntan thu 'n cota.

Leis na gillean nach diultadh,
Dol a rusgadh ri namhad,

Chaidh a thogal gu muirnach,
Ann an uigibh na'n ard-bheann;
Luchd a bhualadh na 'm buillin
Sa dhfhuiligeadh anradh
Air an cuir an deagh ordugh,
Le fior-eolas an armuinn.

'S iad na seoid ud nach soradh,
An t-ordugh a fhreagair,
A rachadh ealamh na'n eididh,
'S nach do leugh bonn do 'n eagal,
Rinn sibh onair da'r rioghachd;
Ann a firin gun teagamh,
'S rinn thusa cairide dileas,
Do 'n cheart Righ air 'm bu bheag thu.

Dhain-deoin toirrim dluth channan,
Bhar na 'm balachan laidir,
Is ard gharich na marra,
Gu 'n chothrum callachan sabhailt'
Bha na'r tappadh air chorra-ghleus,
Anns gach storma gun chairdeas,
Gu's na sheilbhaich sibh a dhan-deoin,
Na h-uile daingean a bail libh.

Bha thusa t-iunsramaid laidir,
Fuidh laimh an ti ghloirmhor,
Gu do rioghachd a thearnadh,
Bho sgrios aileas luchd foirneart,
'N uair a thog iad na malaibh,
Los air trailleadh n'ar beo-shlaint',
Rinn thu eolas na marr',
Agus dhfheuch thu fearann gu leor dhuin.

Cha deacha strian ri do chursachd,
Ann s' na luth-chleasabh arda,

Gus na mharcaich thu sunntach,
Thar gach cuis an raibh campar,
Biodh tu nise gu muirneach,
Ann do dhuchas gun ghantir,
Buaidh air thappadh, 's gach cliu leat,
'S sar chuirt-fhear gun taing' thu.

'S sar chuirt-fhear gun soradh,
Thusa sheoid bu mhor inntin,
Far na gheall thu do chomhnadh,
Rinn thu chomhdach le firinn,
Ann a scathadh nan geur lann,
Bha thu d' Rebalt a riribh,
Buaidh chatha an fhior chruadal,
Be sud dual'chas an fhior-eoin,

Is fad 'us cian bho 'n tha firinn,
Air do shinsreadh a fearra-ghniomh,
Mar a tha soilleir ri fhaicsin,
Ann an eachdri na h-Albin ;
Far na sgiurs' sibh firr Shasgun,
Le cruaidh chasgairt nar n' armachd ;
Tri uaran gun chadal,
Eidir maduin 'us anamach.

'S iomadh aite am beil comhdach,
Air nar comhraig le ceitibh,
Ann an seasamh na corach,
Is bann diubh comh-strith' Blar Leinne,
Far na sheasamh sibh daingean,
Dhan-deoin mealladh a Chleirich ;
'S ga do dheitich e chomhnadh,
Dfhag sibh Domhnuillich creuchdach,

C' aite nise 'n theid borum,
Eoin chlomhach nan chlamhan.

A shuidh an aite na seochdamh,
Leis a choir a dhol mearachd;
Na firr nach seasadh roimh fhudar,
'S cha mho a ruisgeadh iad lannaibh,
Ge do ghleidh iad le cul-chaint',
Am failleas cuirt ud car tammul;

Ach thig an fhirin an uachdar,
'S biodh gach duais a reir ghniomha,
'S trichd le fochun an otraich,
Mar am folach, gu'n crion e;
Ach bidh an cruinneachd ag eiridh,
Dhan-deoin seididh nan siontaibh,
'S chaidh sud a chomhdach san uar so,
Leis na chualadh mi chianabh.

*ORAN do Chornail-fhear Seumas Friosal, Chul-daothal, leis an aon cheudna.*

THOIR mo shorruidh do 'n treun-fhear,
Chaidh do dh' Eirin an urraidh,
Sa chaidh do Shasgun am bliadhna,
Leam is cianal an turras;
Is earbsach mis' as an Trianaid,
Ga d' tha shiorachd air iommadh,
Gu 'm bi do thurras-sa sealbhach,
Bho 'n 's og a dhearbh thu bhi d' dhuinne.

Ach 's e thruimich mo shiorachd,
Sa tha mar scian ann am inntin,
Nach eil duil agam t-fhaicin,
Oig ghasta ri m' thiomsa,
An t-og aigeantach eatrom,
Dha 'm bheil speis aig na miltibh,

Gnuis thaitneach na mais',
Agus teanga bhlasta na firinn.

'S ge d' tha phearsa gun fhailuin,
Ann an staitealachd seallaidh,
'S beag sud do na grasaibh,
A fhuair an t-aileagan fearrail,
Tha e ciun mar a mhaighdean,
Is e gun fhoill mar an leannabh,
Gu miosail misneachdail pairteach,
Iochdair blath mar an aingil.

Ach ge d' tha e farasta cialach,
Is e gun fhiabhras gun ardan,
Is faoin a bharail nach caisg e,
'M fear a thig tarsuing an cainnt air;
Is moch a dhionsaich e cruadal,
Ann an gluasad a champa,
Is og a sheol e 'n *Atlantic*,
Gu dol a thachairt ri naimhdibh.

C' ar-son nach labh'ruin gu farsuing,
Mu mo lasgaire cul-bhuidh,
A tha gu cruadalach scairteal,
Is e gu fasanta cuirteil;
Leig pairt do mhaitheamh na h-Albain,
Pailteas earbsa gu d' churam,
'S leig thu fhaicin doibh dearbhta,
Nach robh failmsa na d' ghiulan.

C' aite am beil e ri fhaicin,
Fear do phearsa 's do chiuineachd,
Gun bhi proiseil na ascaoin,
Na mi-thaitneach na ghiulan;
Cas a dhireadh nan creachan,
Is i gu h-asdarach luthar;

Suil a tholladh na cartach,
An uair a lassas am fudar.

Siol na 'n curraidhnean statoil,
Nach robh traileil na cianail,
Bu ghlan fhaicin air causair,
Sa sheasadh ard ann sa 'n t-sian-bheinn;
Dha 'm bu duchas an gunna,
Sa fhuair urram an iasgaich,
C' aite am beil iad ri 'm faicsin,
A rachadh thart anns gach gniomh dhuibh.

Na firr aigeanteach fhinealt,
A bha gun mhi-chliu gun ain-iochd,
Is iad gu barantach inntneach,
Fior chinnteach na 'n gealladh,
Is iad gu carthanach dilis,
Dha 'n robh an fhirin mar leannan,
Sud na pruip a chum suas iad,
Na 'n daoin' uaisle gun sgainire.

'S ga d' tha pairt dheth do chairdean,
Leis an ard mar a sheol thu,
Nach do mhiosraich an inntin,
A tha san fhir-eon neo-ghorach,
A chunnaig cleachda gach rioghachd,
'S tha gu h-innleachdach seolta,
Bithidh e 'n uachdar an ratha,
'S chi iad fhathasd an goiruich.

'S mise tha eolach mu d' chleachdadh,
Bho n' la bhaisteadh ort Seumas,
Nach fhaceadh car ann do ghiulain,
Gun bhi dubladh do cheutamh,
Lean thu d' dhual'chas gu taitneach,
Anns gach beachd a bha feumal,

Rinn sud cullaidh fharmaid,
Ann 's gach fearra-ghniomh thair cheud diot.

Ge d' tha *commishionimh* lion-mhor,
'Us iad ga'n lionadh le balluich,
Do shiol na'n trailaigibh cianal,
A bha griasadh mu 'n teallaich,
Dhuitsa bha e mar dhuchas,
'N uair bha chuirt ud gleidh ainneamh,
Bha *commishionimh* scriobhta,
Dhuibh 's gach linn—'s dha do shean-athair.

'S maith do choir air commanda,
Nach bheil fann ann a misneachd,
Dh'ionsuich cleachdadh a champa,
Ma 's do shlanuich thu 'n fhichead;
Thog sud thu gu buaghar,
Ann an cruadal sa misneachd,
Air chor 's nach faicear le suil thu,
Nach tabha'r do ghiulan gu mios thu.

'S miosail mishneachdal baghail,
An t-og staitail neo-phroisail,
'S smiorrail fearra-bhuilleach laidir,
Ann an spairn na 'm fear og thu;
Grammail fullangach dana,
'N uair a tharlas tu 'n comh-strith,
Fhuair thu boiteadh a chuilean,
Gu dol 's gach cunthart ga 'n soradh.

Is og a dhearbh thu do chruadal,
An oidhche a chuartaich do naimhdibh,
An tigh an robh thu le pairtidh,
Is tu air geard le commanda,
Ge d' bha luaithaidh ga frasadh,
Mu do phearsa gun ghantir,

Shabhail Dia thu le fhreasdal,
Agus theasairg thu 'n campa.

Sud an t-oiffigeach dileas,
A theid gu h-innt'neach air thoiseach;
A ghluaisais spiorad 's na daoine,
Gu dol aontach air chosnadh;
An uair a sheallas iad suas,
Air fear a chruadail sa choltais,
Greasaidh sud iad gu spuachdadh,
Ann a fuathas an toitail.

Tha thusa taitneach 's gach eideadh,
Ann san eirigh dhuit tachairt,
Ach tha d' shealladh thar cheudain,
An uair a dfheileas tu 'm breachdan;
An uair a theid thu na d' armachd,
Agus fearg ort gu cosgairt,
Is fear gun mhisneachd gun naire,
Nach buaileadh strachd ann ad fhasgadh.

Mar bha t-fhortan an comhnuidh,
Ge d' sheoladh 's ge d' leannachd,
Fhuair thu Baineonach staitoil,
Cialach nadurach banail,
Thagh thu fluar a gharaidh,
Nach eil ard ann na barrail,
Steud charranach narach,
Is fallain aluin an gallan,

Ge do theann iad gun eolas,
Ris an og-bhean a mhuchadh,
An uair a thainig i 'n tallamh,
'Us iad ri scallais 's ri culchaint,
Is faoin a baithne dhoibh leantuin,
Ann an cleachdadh na 'n giulan,

An t-shlàt fhinealta ghasta,
Is i gu fasanta cuirteil.

Ach gun robh Dia ga na 'r comhnadh,
Ga 'r seoladh 's ga 'r stiuradh,
Iomadh bliadhna le slainte,
Dha na charaid is ciuneadh,
Gus an socruigh iad sabhailt,
Is tigh ard a tha duinte,
Gus am faichd iad am falluin,
Na 'n craobhuin arda fo 'n ubhluibh.

'S gar an cinnteach mi t-fhaicin,
Oig ghasta na feile,
'N uair bha mi og rachuin leatsa,
Do Shasguin na dh' Eirin ;
Fhad sa sheasuin sa chomhstri,
Bhithin deonach air speichdadh,
Is chrathuin dileas mo ghlas-lann,
Ann am fasgath do sgeithe,

An t-og urramach speisail,
Nach eignich gu caonadh,
'Sa ni scapadh le ceutibh,
An uair thig feum air a sgaoiladh,
C' aite am beil e chuir eolas,
Air a chonspuin og aoighail,
Leis nach taitneach deagh sgeul,
Air Corneil Seumas Chul-daothail,



